A' tearnadh a's a' dìreadh
   Ri frìth nan damh seang.

Ach ma's duine do shliochd Phàruig
A théid a nis' do'n àite,
'S gu 'n cuir e as a làraich
   An tàchran a th' ann,
Bi'dh 'n coire mar a bha e,
Bi'dh laoigh a's aighean dàr ann,
Bi'dh daimh a' dol san dàmhair,
   Air fàsach nam beann;
Bi' buic s'na badain bhlàtha,
Na bric san abhuinn laimh riu,
'S na féigh an srath na lairig'
   Ag àrach nam mang;
Thig gach ni gu' àbhaist,
Le aighear is le àbhachd,
'Nuair gheibh am Baran bairlinn,
   Sud fhàgail gun taing.

---

## ORAN SEACHARAN SEILGE.

### Luinneag.

*Chunna' mi 'n damh donn*
   *'S na h-eildean.*
*Direadh a' bhealaich le chéile:*
*Chunna' mi 'n damh donn*
   *'S na h-eildean.*

'S mi tearnadh á Coire-cheathaich,
'S mòr mo mhighean 's mi gun aighear,
Siubhal frìthe rè an latha,
   Thilg mi 'na spraidhe nach d'rinn feum dhomh.
      *Chunna' mi 'n damh donn, &c.*

Ged' tha bacadh air na h-armaibh,
Ghleidh mi'n Spainteach thun na sealga,
Ge do rinn i orm do chearbaich,
  Nach do mharbh i mac na h-éilde.
    *Chunna' mi 'n damh donn, &c.*

'Nuair a dh'éirich mi sa' mhadainn,
Chuir mi innte fùdar Ghlascho,
Peileir teann is tri puist Shas'nach,
  Cuifean asgairt air a dhéigh sin.
    *Chunna' mi 'n damh donn, &c.*

Bha 'n spŏr ùr an déis a breacadh,
Chuir mi ùille ris an acuinn,
Eagal driùchd bha mutan craicinn,
  Cumail fasgaidh air mo chéile.
    *Chunna' mi 'n damh donn, &c.*

Laidh an eilid air an fhuaran,
Chaidh mi farasta mu'n cuairt d'i,
Leig mi 'n deannal ud m'a tuairmse,
  Leam is cruaidh gu'n d'rinn i éiridh.
    *Chunna' mi 'n damh donn, &c.*

Rainig mise taobh na bruaiche,
'S chosg mi rithe mo chuid luaidhe;
'S 'nuair a shaoil mi i bhi buailte,
  Sin an uair a b' àird' a leum i.
    *Chunna' mi 'n damh donn, &c.*

'S muladach bhi siubhal frìthe,
Ri la gaoith', a's uisg', a's dìle,
'S òrdugh teann ag' iarraidh sìthne,
  'Cur nan giomhanach 'nan éigin.
    *Chunna' mi 'n damh donn, &c.*

'S mithich tearnadh do na gleannaibh
O'n tha gruamaich air na beannaibh,
'S ceathach dùinte mu na meallaibh,
A' cur dalladh air ar léirsinn.
*Chunna' mi 'n damh donn, &c.*

Bi' sinn beò an dòchas ro mhath,
Gu'm bi 'chùis ni's fhearr an ath la';
Gu'm bi gaoth, a's grian, a's talamh,
Mar is math leinn air na sléibhtibh.
*Chunna' mi 'n damh donn, &c.*

Bithidh an luaidh ghlas 'na deannamh,
Siubhal réith aig conaibh seanga;
'S an damh donn a' sileadh fala,
'S àbhachd aig na fearaibh gleusda!

---

IAIN CAIMBEUL A' BHANCA.

IAIN CHAIMBEUL a' bhanca,
Gu'm faiceam thu slàn,
Fhir a chumail na dàimh,
'Gam buineadh bhi mòr:
Le d' chridhe fial, fearail,
A thug barrachd air càch,
An iomadaibh càs
A thuilleadh nan slògh.
Fhuair thu meas, nach eil bichiont'
A measg Bhreatunnach,
Banc an òir bhi fo d' sgòid,
Ann an còir dhleasanach;
Na th' ann, cha n-e 'm beagan
Is e 'm freasdal ri d' stàit,
Fo leagadh do làmh
'S gu freagradh do bheòil.

'S tu marcach nan srann-each,
Is farumaich ceum,
Le 'm falaireachd féin
Gu farasta fòil:
Air dìollaid nan cùrsan
Bu dùbailte sréin,
'S tu bhuidhneadh gach réis,
A shiùbhlabh an ròd.
Na h-eich bhearcasach, chalma,
Bhiodh garbh, cumachdail,
Is iad gu h-anmadail, meamnach,
Le 'm falbh gruileumach,
Cruidheach dlù-thairgneach,
Mear, ainfheasach, fuasgailteach,
Ceannardach, cluas-bhiorach,
Uallach gu leòir.

B'e do roghainn a dh'armachd,
An targaid chruinn ùr,
Gu meanbh-bhallach dlù,
Bùidh', tairgneach, cruaidh, seòlt;
Is claidheamh chinn-airgid
Cruaidh, calma nach lùb,
Lann thana gheur-chùil
Gu daingean a'd dhòrn;
Mar ri dag' ullamh, grad,
A bhiodh a shnap freasdalach,
Nach biodh stad air a shraid
Ach bhi 'mach freagarrach;
Fùdar cruaidh sgeilceara
Am feadan gle dhìreach,
A'd' làmhan geal, mìne,
'S cùilibhear caol, gorm.

Bu cheannard air feachd thu,
'N àm gaisge no feum,

Fear misneachail treun
   A b' fhiosrach 's gach seòl;
A fhuair fòghlum a's fasan,
Is aiteas g'a réir,
Tur paillte le céill
   A' cur aignidh am mòid.
An am suidhe na cùirte,
No dùbladh an t-seisein,
An uchd barra no binne,
'S i t'fhìrinn a sheasadh:
Deagh theangair gu deasput,
Bu fhreagarrach cainnt,
A bhuidhneadh gach geall
   'S a chumadh a' chòir.

'S e do shùgradh bha earailteach,
Ceanalta, suairc,
'N àm tional nan uaislean
   Mar riut a dh' òl;
Gu fàilteachail, furanach,
A chuireadh tu suas,
Gach duine do'n t-sluagh,
   G'am buineadh bhi d' chòir:
Na diùcan bu rìomhaiche,
A chìt' ann am Breatunn,
Is bu chompanach rìgh thu,
Le fìrinn 's le teisteas,
Fhir ghreadhnaich bu sheirceile
Sheasadh air blàr,
Fo 'n deise bhiodh làn,
   Do lastainean òir.

'S math thig dhuit san fhasan,
An ăd a's a' ghruag,
Air an deasachadh suas
   Am fasan an t-slòigh;

Gu camagach daite,
Lan chaisreag a's chuach,
Gu bachlach mu'n cuairt,
  Lo maise ro mhòr:
Tha gach ciamh mar do mhiann,
Air an sniamh cumachdail,
Fiamh dhonn, torrach, tròm,
Gun bhonn uireasbhuidh,
Amlagach, cleachdach,
Cruinne, cas-bhuidh, tlà,
Cho gasta ri barr,
  Th' air mac san Roinneorp';

'S i t' aghaidh ghlan, shoilleir,
Bha caoinmhneil ro shuairc,
Caol mhala gu ghruaim,
  Sùil mheallach bu bhòidhch';
Gnùis àilidh mar chanach,
Bu cheanalta, snuadh,
Mìn, cannach, do ghruaidh,
  Mar bharra nan ròs.
Cha n-eil àilleachd air càch,
Nach tug pàirt urram dhuit;
Foinneamh, finealta, dìreach,
Deas, fior chumachdail,
Calpa cruinn, cothromach,
Corrach, gu d' shàil,
Gun chron ort a' fàs,
  O mhulach gu bròig.

Do smaointeannan glice,
Le misnich 's le céill,
Do thuigse ghlan, gheur,
  'S deagh thuiteamas beòil;
Gun tuirsneadh, gun bhristeadh,
Gun trioblaid, fo'n ghréin,

A b' fhiosrach mi féin,
Is misd thu bhi d' chòir.
'S ioma gibht' a tha nis,
Lìonmhor tric minig ort,
Iùl a's fios, mùirn a's mios,
Flùr a' measg finnich thu,
An uaisle le spiorad,
Air mhireadh a' d' chàil,
'S tu iriosal, bàigheil,
Cinneadail, còir.

Gheibhte sud ann ad' thalla,
Fìon geal is math tuar,
Deoch thana gun druaip,
Is i fallain gu pòit;
Bhiodh sunnt agus farum
Air aire an t-sluaigh,
Deagh ghean anns an uair,
A' teannadh r'a h-òl;
Anns an tigh bu mhòr seadh,
Leis nach dragh aithnichean,
Mùirn a's caoin, a bhios air fheadh,
Cupa 's glain, canachan,
Coillearan airgid,
Dreos dhealrach an céir,
Feadh t'aitreimh gu léir,
Is iad paillte gu leòir.

B'e do mhiann a luchd-ealaidh,
Pìob sgalanta chruaidh,
Le caithream cho luath,
'S a ghearradh na meòir;
Puirt shiùbhlacha mheara,
Is fìor alloil cuir suas,
An talla nam buadh
Bu bharrail mu'n stòr:

Cruitean ciùil, torman ùr,
Is e gu dlù ruith-leumnach ;
Feadain lom, chruinne, dhonn,
Thogadh fonn mireanach ;
Clàrsach le grinneas,
Bu bhinn-fhaclach fuaim,
'S cha tilleadh tu 'n duais,
'Nuair a shireadh tu ceòl.

'S iomadh àit' am bheil do charaid,
A d'fharraid mu'n cuairt,
An deas a's an tuath,
Cho dleasnach 's bu chòir ;
Diùc Earra-ghaidhleach ainmeil,
Ceann-armaillt' nam buadh,
Leis na dhearbadh làmh chruaidh,
Is ris an d'earbadh gu leòir ;
An t-Iarla cliùiteach g'an dùthchas
Bhi 'n Tùr Bhealaich,
A chuir an ruaig le chuid sluaigh,
Air na fuar Ghallaich ;
Mòrair Loudon nan seang-each,
Ard sheanalair camp',
Fhuair urram comand,
Far na bhuidhinn na seòid.

Tha iomadh càs eile
Nach ceilinn san uair,
Tha tarruinn ort buaidh,
A mhaireas ri d' bheò ;
Fuil rìoghail air lasadh
A mach ann ad' ghruaidh,
Cur t'aignidh a suas
Le aiteas ro mhòr ;
Tha bùnntam a's léirsinn,
Gu léir ann ad' phearsa,

Fhir shunntaich na féile,
Sgeul éibhinn a b' ait leam,
Na 'm faicinn a' màireach
Le àbhachd 's le mùirn
Bhi 'd' chàradh fo 'n chrùn
An àite Righ Deòrs'.

---

### ORAN GHLINN'-URCHAIDH.

Mu'n tig ceann bliadhna tuille,
Cha bhi sinn uil' an Tor-a'mhuilt;
Théid sinn thar na bealaichean,
Do'n fhearann an robh 'n tlùs:
Far am bheil ar dìlsean,
Ann san tìr am bheil ar cuid;
'S an t-àit' an còir dhuinn crìochnachadh
'S an tìodhlaicear ar cuirp.

Is ann an Clachan-an-diseirt,
Bu ghrinn bhi ann an diugh,
Suidhe 'n eaglais mhiorbhailteich,
An dasg bu rìomhach cur;
Ag éisdeachd ris na dh'innseadh dhuinn,
Am fear bu shìobhalt guth;
Is e toirt sgeul a' Bhìobaill duinn,
'S a bhrìgh a' tigh'n' gu buil.

Gleannan blàth na tìoralachd,
An ro mhath 'n cinn an stuth,
Far am bheil na h-innseagan,
Am bheil an sìol an cur:
Cinnidh arbhar craobhach ann
Cho caoin-gheal ris a' ghruth,
Gu reachdmhor, biadhor, brìoghor,
Tròm, torach, liontach, tiuth.

Bu chridheil bhi sa' gheamhradh ann,
  Air bainnsean gheibhte spurt;
Fonn-cheol réidh na pìobaireachd,
  Cha bhiodh sgìos mu sgur:
Fuaim nan teud aig fidhleirean,
  A sheinneadh sìos na cuir;
'S an luinneag féin aig nìonagan,
  Bu bhinne mhillse guth.

Gheibhte bradan fior-uisg ann,
  A' dìreadh ris gach sruth;
Eoin an t-sléibh' gu lìonmhor,
  'S na mìlltean coileach dubh;
Earba bheag an sgrìobain,
  'Na minnein chrìon 's na buic,
'Sa ghleann am bheil na frìtheachan,
  'S na gìomanaich 'nam bun.

O'n a thàinig mi do'n fhearann so,
  Cha 'n fhaigh mi prìs an eòin,
'S cha n-eil fàth bhi bruidhinn
  Mu'n fhear-bhuidh' air 'm bi 'n cròc:
Cha b'ionnan 's bhi mar b'àbhaist domh,
  Aig bràighe doire-chrò,
Far am bidh na làn-daimh,
  Ni 'n dàmhair ann sa' cheò.

Mo shoraidh do Ghleann-urchaidh
  Nan tulchan glasa feòir,
Far am bheil na sealgairean,
  'S a fhuair iad ainm bhi còrr;
A' dhìreadh ris na garbhlaichean,
  Am biodh greidh dhearg na's leòir
'S bhiodh gillean tròm le eallachan
  A dh'fhàgadh tarbhach bòrd.

'S an uair a thigeadh dhachaigh leo,
Gu'm b'fhasanta bhur seòl,
A' suidhe 'san tigh-thàirne,
'S bhi dàmhsa mar ri ceòl:
Cridhealas r'a chéile,
'S na béin a bhi g' an òl;
'S cha 'n fhaicte cùis 'na h-éigin
An àm éigheach air an stòp.

---

ORAN AN T-SAMHRAIDH.

'Nuair thig an sàmhra' geugach oirnn,
Théid sian nan speur o'n ghruamaiche,
Thig tlus a's blàs a's aoibhneas—
Théid gach ni g'a réir am buadhalachd.
Thig feart le neart na gréine oirnn,
Ni 'n saoghal gu léir a chuartachadh;
Thig teas o slios 'nuair dh'éireas i
Ni feum, 's cha tréigear uainne e.

Bidh pòr ann an tìr ghràisearan,
Chur sìl ann san tìm ghnàthaichte;
A' toirt brìgh as an ùir nàdurra,
O'n bhlàr gu 'bhàrr a ghluaiseas e:
Gu reachdmhor, breac, neo-fhàillineach,
Trom-chuilleanach, garbh-ghràineanach,
Gu diasach, riabhach, càileanach,
Gu biadhchar, làn, 'nuair bhuainear e.

'S glan fàileadh nan geug lìobharra,
Mu ghàradh nan seud lìonmhora.
Am biodh àilleagain gle rìomhacha
Le blàths a' sìr chur snuadh orra;

Gu h-ùbhlach, peurach, fioguiseach,
  Glan, brìoghor, dìomhair, guamaiseach
Gach sràid is àillidh grìneachan,
  Mar phàileas rìgh r'an cuartachadh.

'S ro ghreannar gach gleann fìor-mhonaidh,
  Cur ìomhaidh ghrinn an uachdar air;
Gach lus le bhàrr cho' mhiorbhailteach,
  A' fàs fo mhìle suaicheantas;
Gu duilleach, lurach, dìtheanach,
  Glan, rìomhach, lìonmhor, cuachanach,
Gu ropach, dosach, mìsleanach,
  Gu millteachail, mìn, uain'-neulach.

Bidh fonn air gach neach nàdurra,
  Bhiodh sealltainn gach ni gnàthaichte,
Am blàr lom a' cur dreach fàsaich air,
  Gach là cur stràc neo-thruaillidh air;
Gu molach, torach, blàth-mhaiseach,
  'S na craobhan làn do chnuasachdan
Gu h-ùrar, dù'-ghorm, àileanta,
  Le frasan blàtha, bruaidleanach.

Bi'dh gach frìth gu lìontach, feurach;
  'S théid na féigh 'nan éideadh suaicheanta,
Gu h-uallach, binneach, ceumanach,
  Grad-leumanach, bior-chluaiseanach;
Gu cròcach, cabrach, céir-ghealach,
  Gu mangach, eangach éildeagach,
'Gan grianadh sa' mhios chéiteanach,
  Air slios an t-sléibh' mu'n cuartaich iad.

Bidh laogh ri taobh gach aighe dhiù,
  'Nan laidhe mar is còir dhaibh;
Bidh gach damh a's mang co-aighearach,
  'Nuair thig Fil-leathain ròid orra :

Bu tuille lòin a's saoghail,
  Do gach neach a ghabhadh gaol orra,
Bhi tric ag amharc caol orra
  'S ag éisdeachd gaoir an crònanaich.

Bidh maoisleach a' chinn ghuanaich,
  A' cur dreach a's snuadh a's tuar oirre,
'S i tilgeadh cag a' gheamhraidh
  A chuir gart a's greann a's fuachd oirre :
O'n thàinig blàthas an t-Samhraidh oirnn,
  Cuiridh ise màntal ruadh oirre,
'S tha inntinn ghrinn g'a réir aice,
  Gu fallain, féitheach, fuasgailteach.

Bi'dh am minnein ùrar meanbh-bhallach,
  Gnos tioram air a ghnùis bu sgeinmeile ;
Gu mireanach, lùghor, anmadail,
  Ri slinnean na h-earb an guailleachan.
Bu chlis feadh phreas mu an-moch iad,
  Gu tric fo iochd nam meanbh-chuileag,
Gu sgrideil, gibeach, gearr-mhasach,
  An sliochd d'an ainm na ruadhagan.

Bi'dh gach creutair fàilinneach,
  A bha greis an càs na fuaralachd,
A' togail an cinn gu h-àbhachdach,
  O'n a thàinig blàths le buaidh orra :
Na h-eoin sa' phong a b'àbhaist daibh,
  Gu ceòlmhor, fonnmhor, fàilteachail,
Feadh phreas a's thom ri gàirdeachas,
  Gun chàs a dh'fhàgadh truaillidh iad.

'S neo-thruaillidh am pòr lìonmhor ud,
  'S gur spéiseil grinn a ghluaiseas iad ;
Le'm beus a' séinn mar fhìdhleirean,
  Gur h-éibhinn binn ri m' chluasaibh iad ;

'S glan luinneagach, fior-inntinneach,
A' chànain-chinn thig uapa-san;
'S iad gobach, sgiathach cìreanach
Gu h-iteach, dìonach, cluaineiseach.

Bidh an coileach le thorman tùchanach,
Air chnocaibh gorm a' dùrdanaich,
Puirt fhileanta, cheòlmhor, shiùbhlacha,
Le ribheid dlùith chur seòl oirre ;
Gob crom nam poncan lùghora,
'S a chneas le dreach air a dhùblachadh,
Gu slios-dubh, girt-gheal, ùr-bhallach,
'S dà chirc a' sùgradh bòidheach ris.

Thig a' chuthag sa' mhìos chéitein oirnn,
'S bi'dh riabhag 'na seuchdan còmhladh ri,
'S an dreathan a' gleusadh sheannsairean
Air a' ghéig is àird a mhòthaicheas e.
Bidh chòill' gu léir 'sna gleanntaichean,
Air chrathadh le h-éibhneas canntaireachd,
Aig fuaim a' chuanail cheannsalaich,
Feadh phreas, a's chrann, a's òganan.

Na doireachean coill' bu dìomhaire,
'S na croinn mu'n iadh na smeòraichean
Théid gach craobh an ciataichead,
Bidh caochla fiamh a's neòil orra ;
Gu meanganach, dìreach, snìomhanach,
Théid cridhe nam freumh an sòghaireachd,
Le trusgan ùr g'a mheudachadh,
Bar-guc air mheuraibh nòsara.

Bi'dh am beith gu cuisleach, fiùranach,
Gu failleanach, slatach, ùr-fhasach ;
Thig snothach fo 'n chairt a's drùisealachd,
Bidh duilleach a's rùsg mar chòmhdach air :

Le bruthinn théid brìdh na dùslainn
  Ann am barrach dlù nan òganan'
Gu plùranach, caoin, maoth-bhlasta,
  Mo roghainn do shnaoisean sròine e.

'S a' bhiolaire luideach, shlìom-chluasach,
  Ghlas, chruinn-cheannach, chaoin, ghorm-neulach
Is i fàs glan, uchd-ard, gilmeanach,
  Fo barr-geal, iomlan, sònraichte;
Air ghlaic bu taitneach cearmontan,
  Le seamragan 's le neòineanan;
'S gach lus a dh'fhaodainn ainmeachadh,
Cur anbharra dhreach bòidhchead air.

Gur badanach, caoineil, mìleanta,
  Cruinn, mopach, mìn-chruthach, mògunach.
Fraoch groganach, dù'-dhonn, grìs-dearg,
  Barr cluigeanach, sìnnteach, gorm-bhileach;
Gu dosach, garach, uain-neulach,
  Gu cluthor, cluaineach, tolmagach;
'S a' mhil 'na fùdar gruaige dha,
  'Ga chumail suas an spòrsalachd.

'S i gruag na deataich rìomhaich i,
  'S mòr a brìgh 's is lìonmhor buaidh oirre,
Céir-bheach nan sgeap a' sinntinn oirr',
  Seillean breac feadh tuim 'ga chnuasachd sud;
Gu cianail, tiamhaidh, srann aige,
  Air bharr nam meas a' dranndanaich,
Bhiodh miann bhan-òg a's bhaintighearnan
  'Na fhàrdaich ghreannar, ghuamaisich.

Is e gu sriteach, riabhach, ciar-cheannach,
  Breac, buidh', stiallach, srian-bhallach.
Gobach, dubhanach, riasgach, iargalta,
  Ri gnìomh gu dian mar thuathanach;

Gu sùrdail, grunndail, deanadach,
  Neo-dhìomhanach 'na uaireannan ;
'S e fàileadh lusan fiadhaiche
  Bhi's aige bhiadh 'sa thuarasdal.

Gach tàn is àirde chruinnicheas
  Do'n àiridh uile ghluaiseas iad ;
Thig bliochd a's dàir gun uireasbhuidh,
  Craobh àrd air cuman gruagaiche ;
Na h-aighean is òige làdaire,
  Nach d'fhiosraich tràth nam buaraichean ;
Bidh luinneag aig rìbhinn chùl-duinn dhaibh,
  'Gam brìodal ciùin le duanagan.

'S fior ionmhuinn mu thràth nòine
  Na laoigh òga chòir na buaile sin,
Gu tarra-gheal, balla-bhreac, bòtainneach,
  Sgiathach, druimionn, sroinnionn guailleach ;
Is iad gu lìth-dhonn, ciar-dhubh, càraideach,
  Buidh', grìsionn, crà-dhearg, suaicheanta,
Seang, sliosrach dìreach, sàr-chumpach,
  Cas, bachlach, bàrr an suainiche.

Bidh foirm a's colg air creutairean,
  Gu stoirmeil, gleust' 'g ath-nuadhachadh ;
Le forgan torchuirt feudalach,
  An treud, 's an spréidh, 's am buachaille :
An gleann, barrach, bileach, réidhleanach,
  Creamh, raineach, réisg a's luachaireach,
'S e caoin, canach, mìn-chruthach, ceutach,
  Fireach, sléibhteach, feurach, fuaranach.

Bidh mìonntain, cam-bhil, 's sòbhraichean,
  Geur bhileach, lònach, luasganach,

Cathair-thalmhanta, 's carbhainn chròc-cheannach.
Gharg, amlach, ròmach, chluas-bhiorach,
Sughan-làire, 's f àileadh ghròiseidean ;
Làn lilidh 's ròsan cuachanach,
Is clann-bheag a' trusadh leòlaichean,
Buain chòrr an còs 'nam bruachagan.

Bi'dh 'm blàr fo stràc le ùraireachd,
Oidhch' iuchair bhrùinceach, cheò-banach,
Gach sràbh 'sa bàrr air lùbadh orr'
Le cudthrom an drùchd 's le lòdalachd ;
'Na phaidearan lìonmhor, cùirneanach,
Gu brìoghmhor, sùghmhor, sòlasach ;
Cuiridh ghrian gu dian 'na smùidean e,
Le fiamh a' gnùis san òg-mhaduinn.

'Nuair a dhearsas a gnùis bhaoisgeil,
Gu fial, flathail, fiamh, geal, caoimhneil oirnn,
Thig mathas a's gnìomh le sàibhireachd,
Chuir loinn air an Roinn-eòrpa so ;
Le aoibhneas gréine soillseachadh,
Air an speur gu réidh a spaoileas i,
Cur an céill gach feum a rinn i dhuinn,
G'a fhoillseachadh 's g'a mhòideachadh.

---

ORAN DO CHAIPTIN GEARD DHUNEIDEANN.

A BHLIADHN' a chruinnich an càmpa,
'S a thàinig an trioblaid,
Bha Donnachadh òg Caimbeul*
Air cheann na Milisi ;

* Duncan Campbell was a captain in the Argyleshire militia during the troubles of 1745. After the battle of Culloden, he was sent with a company of soldiers to punish the "rebels" in the Catholic districts of Moidart and Arasaig. In this unpleasant situation, he behaved with great moderation and for-

Fear urramach, seòlta,
  Bu mhòr fòghlum a's misneach,
G'an tarruinn an òrdugh
  Ann an còireanaibh miosail.

'S mòr do mheas aig na daoine,
  Bh'air do thaobh ann san uair sin,
A' dol air an adhairt,
  Ann an aghaidh an fhuathais;
'Nuair bu bhraise bha 'n teine,
  A's fras pheileir mu'n cuairt dhuit,
'S ann air thoiseach na h-armailt,
  A dhearbh thu do chruadal.

Ann an latha Chuil-fhodair
  A' dol an toiseach a' bhatailt,
'S mòr a b'fheairrd' iad thu rompa,
  A thoirt daibh brosnachadh facail
Fir Ghlinn-urchaidh bha 'd dhéigh,
  'S bu tu roghain a chaiptin,
Ge bu Sheanalair àrd thu,
  B' fhiach thu 'n t-àite bhi agad.

'S cha do smaointich thu gealtachd,
  'S cha b' fhasan leat cùram,
'S ann a bha t'inntinn a' togail
  An àm losgadh an fhùdair:
'S nan geur lannan glasa
  Bhi le braise 'g an rùsgadh,

---

bearance to the poor Highlanders, and, besides gaining applause from all the people in that country, he has been rewarded with the unfading praises of the two great contemporary poets, Macdonald and Macintyre. The former says that Campbell refused to execute the severe orders of the "Butcher."

"Cha chuireadh e'n gniomh an t-ordugh
Bha fo'n fheoladair 'na phaten."

Mr Campbell was appointed captain of the city-guard of Edinburgh in 1751; he died in 1774.

Bu tu ceannard an fheachda
  Nach gabhadh feachda no lùbadh.

Bu cheann-feadhna deas calm thu,
  Nach robh cearbach ad' ghaisge,
'Tarruinn suas do chuid daoine,
  'Nuair a sgaoileadh a' bhratach,
Dh'éirich leatsa buaidh-làraich,
  Anns gach càs a chaidh seachad,
'S na fhuair thu do phàirti
  Rinn thu 'n aireamh thoirt dachaigh.

Ceann na céill' a's na cuideachd,
  Bu mhòr tuigs' agus reusan,
Am fear misneachail cliùiteach,
  Comhlan ùr do shliochd Dhiarmaid;
Tha t' aigne mar leòghan,
  Chuir thu mòran an gnìomh dheth;
Led' chainnt bhunailteich phùncail,
  Sàr chompanach iarl' thu.

Dhearbh thu féin a bhi suairce,
  Ann an uails' a's an glaine,
'S ioma' car air gach taobh dhiot,
  Air am faodainn do shloinneadh,
Shliochd nan còmhlan bu chaoimhneile
  O thigh Achaloinne,
Do'n fhuil is àirde shliochd Dhiarmaid,
  Tha 'n dream chiatach g'am bheil thu.

'S e meud na h-uaisle tha 'd chorp,
  Tha sìr chuir mosgladh a' t' inntinn,
Bu mhòr t'fheum anns a' chogadh,
  'Nuair a b' oifigeach rìgh thu:
Rinn thu gnothach do chàirdean,
  Gu nàdurra dìleas,

'S cliù a chosnadh o d' nàimhdean,
'Nuair a thàinig an t-sìochaidh.

A Bhliadhn' a thogadh na creachan,
'S a loisgeadh aitreamh nan garbh-chrioch,
'S mòr a rinn thu g'am bacadh,
O luchd nan casagan dearga;
A liughad beannachdan bhochdan,
A rinn thu chosnadh san àm sin,
Tha gu sìorruidh am freasdal,
Ri bhi leasachadh t' anma.

Cha b'e t' fhasan bhi 'n tì
Air cuid nam fior dhaoine bochda,
Ach an leigeadh roi' d' lìontaibh,
Anns gach tìr air 'n do chroisg thu;
'Nuair bhiodh càch anns na cùiltibh,
Ri spùinneadh 's ri robadh,
'S ann a bhiodh tu le d' dhaoine
A mach air aodann nan cnocan.

Bha thu teòm' air gach feara-ghleus,
A' shiubhal garbhlaich an t-sléibhe,
Bu tu roghainn an t-sealgair,
A dhol a mharbhadh na h-éilde,
Ann am fàsach na coille,
Na 'n doire na géige,
Bu tu nàmhaid a' choilich,
Is moich a ghoireadh sa' chéitean.

'S math thig féileadh cruinn uasal,
Mu'n cuairt air do bhreacan,
Bonaid ghorm a' bhil shìod' ort,
'S peiteag rìomhach do'n *tartan;*
Bròg theann air dheagh chumadh
Mu'n troidh is cuimeir air faiche,

'S air do chalpannan soilleir,
  Osain ghoirrid a's gartain.

'S math thig claidheamh geur cùil ort,
  Lann ùr nan trì chlaisean,
Tana, faobharach, fuileach,
  Aotrom, guineach, geur, sgaiteach,
Dias chuimeir do'n stàilinn,
  'S i spàirt an ceann aisneach,
Ann an iomachar uallach,
  'S an crios guaile san fhasan.

Paidhir dhag air do ghiùlan,
  B'e do rùn a bhi d' shiubhal,
Mar ri cuileibhir deas, aotrom,
  Gunna caol a' bheoil chuthainn,
Adharc chuimeir an fhùdair,
  Flasg chùl-bhuidh 's beul luthaidh,
Sgiath bhreac nam ball dlùtha,
  Lann sgriùbhte 'na h-ubhall.

Cha mhios thig dhuit biodag,
  Cho maith 'sa thigeadh o'n cheardaich,
Snìomhan lìonmhora, croma
  Air a' cois dhromanaich, chargnaich,
'S i gu finealta, sgeanail,
  Dìreach, tana, gle sgeanamhail,
Eadar bhonn agus mhuineal,
  An taoim 'san duille 's a chrambait.

Bha thu uasal a' tighin,'
  Air gach slighe tha 'n taic riut
'S cha do leig thu-féin a rithist,
  Bonn do'n t-sligne ud seachad
Fhir bu shìobhalta bruidhinn,
  Bu tu breitheamh a' cheartais,

Sàr phòitear na dibhe,
  G'an robh 'n cridhe fial, farsuinn.

'S gach car a chaidh dhìotsa,
  Ann an rìoghachd na h-Alba,
Cha chualas do mhi-chliù,
  Air do sgrìob feadh nan garbh-chrioch;
Aig feobhas do ghiùlain,
  Bha chùis ud duit ainmeil,
Le barantas dùbailt
  Fhuair thu cliù na cliar-sheanachaidh.

---

CUMHA GHILLEASBUIG ACHALADAIR.

Gur muladach tha sinn,
Mu Mhàidsear Achaladair,
E bhi dhìth air an àireamh,
'Nuair thàinig càch thairis oirnn;
Chaidh gach duine g'an àite,
'S an leth-pàigheadh 'ga tharruinn ac',
'S ann tha esan air fhàgail,
Anns an àraich gun charachadh.

Bu cheann-feadhna deas calm' thu;
'N àm dhuit falbh as an fhearann so,
Air thoiseach na h-armailt',
Far 'na dhearbh thu do cheann-ardachd,
Chaidh tu null air muir dhù-ghuirm,
'S bhi 'ga stiùradh le maraichean,
Dol ma choinneamh nam Fràngach,
Is iad 'nan càmp air gach gearasdan.

Bha thu cruadalach, dàna,
Anns gach càs a bhiodh barraichte,

A' dol air t'adhart 'sna blàraibh,
Bu neo-sgàthach 'gan tarruinn thu;
Thug sin thu gu àite,
'S theireadh càch gur tu b'airidh air,
Bha do mhisneach a's t' eòlas,
Mar a dh' fhòghnadh do sheanalair.

Bha t' aigneadh mar leòghan,
An am mòr-chuis le fearachas;
Brais a's àrdan le chéile
An àm feuma no cabhaige,
Làmh chruaidh air chùl sgéithe,
Cho treubhach 'sa b' aithne dhomh;
'S an àm bhualadh nan spéicean,
Cha robh déisinn an ceangal riut.

Be do mhiann na h-airm ghaisge,
Bhi gu h-acuineach, farumach;
Cuilibhear caol, snaighte,
Nach do dhiùlt a snap aingeil duit,
Lann thana, gheur, stàilinn,
Chruaidh, làidir gu gearradh,
'N déigh spionnadh do làimhe,
Bhiodh do nàmhaid-sa gearanach.

Ann an latha blàr Champaidh,
'Nuair bhuail an t-saighead an Seanalair,
Chaidh a lot anns an àraich,
'S dh'fhàg càch a' call fala e,
Thug thu mach e air ghiùlan,
'Sin an tùrn nach robh aithreach dhuit,
'N àm suidhe na cùirte,
'S gach aon chùis b'e do charaid e.

'S e là Phealan-housein
A rinn an diùbhail gu h-ath-ghoirid,

'Nuair a thuit an comandair,
A' b' àird' air na fearaibh ud,
Air a' phiocaid a bha thu,
Os ceann chàich fhuair thu barantas,
Ann an onair na rìoghachd,
'S an rìgh fhad 's bu mhaireann thu.

Ge do theireadh luchd-faoineachd,
An taobh so gu h-aineolach,
Gu'n do thèarainn sliochd Dhiarmaid
Gun reubadh, gun ghearradh ann;
'Nan sealladh iad dìreach,
'S gu'm bi 'n fhìrinn a chanadh iad,
'S mòr ar call le Rìgh Deòrsa,
O'n a thòisich a charraid so.

Chaidh Gilleasbuig a bhualadh,
Thain' an luaithe 'na deannaimh air,
Far nach fhaiceadh e nàimhdean,
'S craobhan àrda 'gam falach air;
Thuit misneach na pàirti
A bha 'n là sin an caramh dhuit,
Bha 'n taic air am fàgail
'Nuair a bha thu gun anail ac'.

'Nuair a thàinig a' ghàsaid,
Thug fios do bhàis thairis duinn,
Bu mhuladach, cràiteach,
Do bhràthair, 's do pheathraichean;
Do chleamhnan gu h-àraid,
'S do chàirdean a bharrachd orr';
'S bu mhòr an cion-fàth air,
'S 'na bha air an aire-san.

Bha thu math an àm sìochaidh,
Gu sìobhalta, farasta,

Cho uasal a' t' inntinn,
'S gu'm bu ghrinn gach ni chanadh tu;
Mar bu dual duit o d' shinnsreachd
Thaobh gach linn a chaidh tharad diu,
Cruaidh a sheasamh na làrach,
'S bhi blàth an àm cathranais.

Bu tu maighstir na tuatha,
'S an deagh uachdaran fearruinn,
An àm pàigheadh a' mhàil duit
Cha bu ghnà leat bhi talach air;
'S tu nach sealladh gu mìothur
Air an ni thoirt a dh'aindeoin uap',
'S e bu mhianach le t' inntinn,
Iad a chinntinn mar raineach dhuit.

Bu tu cridhe na féile,
Ceann na céill' a's a' cheanaltais,
Bu mhath labhairt a's léirsinn,
'N àm dhuit féin bhi measg aithnicheann;
Sàr phòitear an fhìona,
Lamh 'dhìoladh nan galan thu;
Marcach sunntach eich cheumnaich,
Bhuidhneadh réis ann an cabhaig thu.

'S an deireadh an t-samhraidh,
Thug do nàimhdean an airc dhuit,
'Nuair a fhuair iad o'n chàmp thu,
Air comand a' mhòr challa dhuinn,
'S aobhar mulaid a's càmpair,
Do gach aon duine dhearcadh ort,
Bhi cluinntinn do bheusan,
'S gun thu-féin a bhi maireann ac'.

## CUMHA CHAILEIN GHLINN-IUBHAIR.*

SMAOINTEAN truagh a th'air m'aigne,
Dh' fhàg orm smuairean, a's airsneul,
An àm gluasad am leabaidh,
  Cha chadal ach dùisg;
Tha mo ghruaighean air seachadh,
Gun dion uair air mo rasgaibh,
Mu'n sgeul a chualas o'n Apuinn,
  A ghluais a' chaismeachd ud duinn'.
Fear Ghlinn-iubhair a dhìth oirnn,
Le puthar luchd-mì-ruin,
Mo sgeul duthach r'a ìnnseadh
  Thu bhi d' shìneadh 'san ùir;
'S truagh gach duine do d' dhìlsean,
O'n a chaidh do chorp prìseil,
An ciste chumhainn, chaoil, dhìonaich,
  'S ann an lìon-anart ùr!

B'e sin an corp àluinn,
'Nuair bha thu roimhe so d' shlàinte,
Gun chion cumachd no fàs ort,
  Gu foinnidh, dàicheil, deas, ùr;
Suairce, foisinneach, fàillteach,
Uasal, iorasal bàidheil,

* Mr Colin Campbell of Glenure in Appin, was the younger brother of Duncan, laird of Barcaldine. He was appointed factor on the forfeited estates of Locheil and Ardsheil; he was shot by an unseen assasin, while passing through a wood. A French soldier called Allan *Breac* Stewart, was said to be the assasin, but it is somewhat doubtful, as he denied it after an exile of many years in Frence. Mr Campbell left a widow, Janet, daughter to the Honourable Hugh Mackay, Esq. of Bighouse, in Sutherlandshire; and two daughters, one of which was afterwards married to the earl of Caithness. This beautiful Elegy was composed in the bard's tenderest strain, immediately after the murder. He calls the deceased his foster brother, from which it is probable that the poet's mother had nursed Campbell.

Caoimhneil, cineadail, càirdeil,
  Gun chron r'a ràit' air a' chùl;
Làn do ghliocas, 's do léirsinn,
Gu dàna misneachail, treubhach,
Gach àit' an sirte gu feum thu,
  'S ann leat a dh'éireadh gach cùis:
B'e do choimeas an dreagan,
No 'n t-seabhag 'sna speuraibh,
Cò bu choltach r'a chéile,
  Ach iad féin agus thu?

'S cruaidh an teachdair a thàinig,
'S truagh mar thachair an dràsta,
Nach do sheachainn thu 'n t-àite,
  'N do ghlac am bàs thu air thùs;
Suas o chachaile ghàraidh,
Fhuair thu 'n acaid a chràidh mi,
'S gun do thaic a bhi laimh riut,
  'Nuair ghabh iad fàth ort o d' chùl.
Air do thaobh 's thu gun chòmhradh,
'San àm 'n do chaochail an deò uat,
T' fhuil chraobhach, dhearg, bhòidheach
  A' gabhail dòrtadh 'na brùchd,
Le gnìomh an amadain ghòraich,
A bha gun aithne, gun eòlas,
A reic anam air stòras,
  Nach do chuir an tròcair a dhùil.

B'e 'n cridh' gun tioma, gun déisinn,
Gun àdh, gun chinneas, gun cheutaidh,
A chuir làmh a'd' mhilleadh gun reusan,
  Le cion céill sgus tùir;
'S e glac mar chomharl' an eucoir,
'S bochd an gnothach mar dh'éirich,
Dh'fhàg e sinne fo euslaint,
  Is e féin 'na fhear-cùirn;

'S ged nach sàmhach a leaba,
Le eagal a ghlacadh,
Cha n-e tha mi 'g acain,
  Ach mar a thachair do'n chùis;
An t-armunn deas, tlachdmhor,
A tha 'n dràst' an Ard-chatain,
An déigh a chàradh an tasgaidh,
  An àite cadail nach dùisg.

Se do chadal gu sìorruith,
A dh' fàg m' aigne cho tìomhaidh,
'S tric smaointeannan dìomhain;
  A' tigh'n' gu dian orm as ùr,
'S tròm a dh'fhàs orm an iargainn,
Is goirte tàrsa na 'm fiabhras,
Mo chomhalt àluinn, deas, ciatach,
  An déis a reubadh gu dlù;
Mìle mallachd do'n làimh sin,
A ghabh cothrom a's fàth ort,
A thug an comas do'n làmhach,
  'Nuair chuir e 'n spàinteach r'a shùil;
Sgeula soilleir a b' àill leam,
Gu'n cluinnt' am follais aig càch,
E bhi dol ri cromaig le fàradh,
  Gus am miosa dhà-sa na dhuinn.

Ge b'e neach a rinn plot ort,
Le droch dhùrachd o thoiseach,
Bu dàna 'chùis dha tigh'n' ort-sa,
  Na do lotadh as ùr;
Bha 'na rùn bhi gu h-olc dhuit,
'S gun a chridh' aig aodann a nochdadh,
'S ann a thàin' e sàmhach mu'n chnocan,
  'S a ghabh ort socair o d' chùl.
'S e mo dhiùbhail a thachair,
An àm do'n fhùdar ud lasadh,

Nach robh ad' chàirdean an taic riut,
  Na bheireadh aicheamhail diù ;
'S a liughad fiùran deas, tlachdmhor,
Nach gabhadh cùram ro' bhagra,
A chuireadh smùid ris an Apuinn,
  A chionn gu'm faiceadh iad thu.

'S tròm a phàigh sinn an ìobairt,
A chuir ar nàmhaid a dhìth oirnn,
Ged' tha 'n aichmhail gun dìoladh,
  Thig fhathast lìontan mu'n chùis,
Chuireas càch an staid ìosail,
Air son an àilleagain phrìseil,
Bh' ann san àite mar fhìrean,
  A chleachd fìrinn a's cliù :
'S bochd an naigheachd r'a àireamh,
Gur ann an nasgaidh a tha thu,
Nach tàinig fhathasd mu'n chàs ud,
  Na dheanadh àbhachd thoirt duinn ;
Ach air fhad 's gam bi dàil ann,
Cho ceart 's tha mi 'g ràite,
Bi'dh an fhalachd ud pàighte,
  Mu'n téid an gamhlas air chùl.

'S iad na fineachan làidir,
Bu mhath a ghabhail do phàirte,
An Rìgh, a's Diùc Earra-Ghaidheal,
  Nach fhaiceadh fàilinn a'd' chùis ;
Iarla dligheach Bhraid-Albann,
Air thùs a' tighinn gun chearbaich,
'S gur iomadh fear armach,
  A sheasadh calma r'a chùl ;
Mac-Aoidh 's a luchd-leanmhainn,
Leis an éireadh suinn nach bu leanbaidh,
Na laoich bhuidhneach, mhòr, mheamnach,
  Le'n lannan ceanna-bheairteach, cùil ;

Mac-Dhòmhnuil duibh, 's Clann-Chamshroin,
'S gu leòir a thighearnan ainmeil;
'S fhad o'n chuala sinn seanachas,
Gu'n do dhearbh iad an cliù.

'S ghabh thu àite le òrdugh,
Air pàirt do Shrath-lòcha,
'S cha b' ann air ghaol stòrais,
'Na los am pòrsan thoirt diù;
Ach a sheasamh an còrach,
Le meud do cheist air an t-seòrs ud,
'S an òighre dleasnach air fògradh,
G'am bu chòir bhi sa' chùirt:
'S ge do theireadh luchd-faoineachd,
Gu'n robh t' aire-sa daonnan,
'Bhi sgainneart nan daoin' ud,
'Na 'n leigeadh sgaoilteach air chùl;
Chìte fhathasd a' chaochla,
N'am faigheadh tu saoghal,
Gur e bhi tarruinn luchd-gaoil ort,
As gach taobh, a bha d' rùn.

Bu tu cridhe na féile,
Dh' fhàs gu tighearnail, ceutach.
An làthair bhreitheimh Dhunéideann,
'S tric a réitich thu cùis;
'S oil leam càradh do cheud-mhna,
'S òg a' bhanntrach a'd' dhéigh i,
Lion càmpar gu léir i,
O'n dh'eug a céile deas, ùr;
Fhuair mi 'n sealladh nach b'éibhinn,
An uaigh mu d' choinnimh 'ga réiteach,
'S truagh gach comunn thug spéis dhuit,
O'n chaidh thu-féin anns an ùir,
'S gun dùil a nis ri thu dh'éiridh,
'S e dh'fhàg mise fo euslainnt,
Bhi 'n diugh ag innseadh do bheusan,
'S nach tig thu dh'éisdeachd mo chliù.

## CUMHADH IARLA BHRAID-ALBANN.*

'S TRUAGH r'a éisdeachd an sgeul
 Fhuair mi féin tuille 's luath ;
Rinn an t-eug ceann na céille
 'S nam beus a thoirt uainn ;
Cha n-eil léigh tha fo' n ghréin,
 Dheanadh feum dhuit 'san uair :
'S bochd a'd' dhéigh sinn gu léir,
 'S cha n-eil feum bhi 'ga luaidh.

Tha do chàirdean làidir, lìonmhor
 Anns gach tìr a tha mu'n cuairt ;
'S o na dh'fhàg an aighneadh ìosal,
 Do chorp prìseil bhi 'san uaigh :
Is iad mar loingeas gun bhi dionach,
 Fad o thìr air druim a' chuain ;
'S tusa b'urrainn an toirt sàbhailt,
 Ge do bhiodh an gàbhadh cruaidh.

'S ann an diugh a chaidh do chàradh
 'An ciste chlàr 'sa'n leabaidh fhuair :
Is muladach a'd' dhéigh an tràths'
 A' chuid is airde do d' dhaoin' uails'.
Tha gach duin' agad fo phràmh,
 'S goirt an càs am bheil an tuath ;
'S iad do bhochdan a tha cràiteach ;
 Thugadh an taic làidir uap'.

'S iomadh dìlleachdan òg, falamh,
 Bha le h-ainnis air dhroch shnuadh,
Seann daoine 's banntraichean fanna
 Bha faotainn beathachaidh uat :

---

* "June 26, 1782.—Died, at Holyrood-House, in the 86th year of his age, John Campbell, Earl of Breadalbane, &c. &c. His heir-male and successor is John Campbell of Carwhuin, Esq."—*Weekly Magazine*, *Vol. LV.*

'S ann bu truagh a' ghaoir a bh'aca,
'S deòir gu frasach air an gruaidh,
Caoineadh cruaidh, a's bualadh bhasan,
'S bhi toirt pàirt d'am falt a nuas.

'S muladach an nochd do dhùthaich,
'S dubhach, tùrsach, tha do shluagh;
Cha 'n ìoghnadh sin, 's mòr an diùbhail
An tionndadh so thigh'n oirnn cho luath;
Am fear a b'àbhaist bhi le dùrachd
Gabhail cùram dhiù gach uair,
Dh'fhàg iad 'na laidhe 'san ùir e
Far nach dùisg e gu là-luain.

'S ann an tràthaibh na Féill-brìde
Thainig crìoch air saoidh nam buadh.
'S lòm a thug an t-eug an sgrìob oirnn,
Och! mo dhìth cha teic a luathas,
Bhuail an gath air flàth na fìrinn
Bha 'gar dìonadh o gach cruathas;
'S goirrid leann do ré 'san àite,
Ged' their càch gu'n robh thu buan.

Cha do sheall thu riamh gu h-ìosal
Air ni chuireadh sìos an tuath:
Bu chùl-taic dhaibh anns gach àit thu,
'S tu bha ghnà 'gan cumail suas.
Cha bu mhiann leat togail ùmhlaidh;
Sin a' chùis d'an tug thu fuath;
Bha thu faotainn gaol gach duine,
'S ghleidh thu'n t-urram sin a fhuair.

Bha thu léirsinneach le suairceas;
Dh'fhàs a'd' chòm an uaisle mhòr;
Ciall a's misneach, mar ri cruadal,
Fhuair thu 'n dualchas sin o d' sheòrs'.
Bha thu fiosrach, glic, neo-luaineach;
Bha t'inntinn buan anns a' chòir.

O'n a thog iad air ghiùlan sluaigh thu,
'S aobhar sin a luathaich deòir.

Cha n-eil éibneas ann am Bealach,
Cha n-eil fàrum ann, no ceòl;
Daoine dubhach, 's mnathan galach,
A's iad gun ealaidh ach am bròn.
O'n a chaidh do ghiùlan dachaigh
O'n mhachair air mhùthadh seòil,
'N àit' an éididh sin a chleachd thu,
Ciste, 's léine, 's brat do'n t-sròl.

Nam bu daoine bheireadh dhinn thu,
Dh'éireadh mìlltean air an tòir,
O bheul Tatha gu Lathurn-ìochdrach,
Sin fo chìs duit agus còrr:
Far an d'fhàs na gallain fhìor-ghlan,
A's iad lìonmhor ann gu leòir,
A rachadh togarrach ga d' dhìoladh,
Nach obadh dol sìos le deòin.

'S ann tha 'chùis ni's fearr mar tha i,
Dòchas làidir thu bhi beò
Am measg nan aingeal a tha 'm pàrras,
Ann an gàirdeachas ro mhòr:
Gur e 'n Tì a ghlac air làimh thu,
Thug 'san àite sin dhuit còir
Air oighreachd is fearr na dh'fhàg thu,
An àros àdhmhor Righ na glòir.

Ged' tha 'm fear a thig a't' àite
Thall an tràths' thar chuaintean mòr,
Guidheam dlù gu'n tig e sàbhailt,
Soirbheas àrd ri cùl gach seòil;
A dh' fhaotainn seilbh air an t-saibhreas,
'S air an oighreachd sin bu chòir;
A ghabhail cùram d'a chuid fearainn,
'S d'a chuid daoine, sean a's òg.

## MARBH-RANN COILICH.

An cuala sibh an t-sealg,
A bha ainmeil air feadh nam bailtean,
Rinneadh i san anamoch,
'S cha b' fhearr dhuinn i bhi sa' mhaduinn;
O'n a' bha i cearbach
Le dearbhadh, 'nuair chaidh i seachad,
Cumaidh sinn am foirm,
Gu'n robh 'n dorch ann, 's nach fheudte faicinn.
'S olc an obair òidhche
Le coinnlean, ged' théid an lasadh,
Gunnaireachd dhaoin' òga;
'S i ghòraich a thug a mach iad.

Chual' iad 'sna h-uil' àite
Am breamas a rinn Pàruig,
'Nuair a dh'innis e do chàch e,
Gu'n tàinig an croman-lachdunn;
Bheireadh e na bòidean
Gur mòr e, 'sam broilleach glas air,
A's gu'n do laidh e dìreach
Air cìrean mullaich na h-aitreibh;
Mur cumadh a' chòmhl' e,
Gu'm biodh na h-eoin air an sgapadh;
Nach mòr a bhiodh beò dhiù,
Gu'n leòn mu'n tigeadh a' mhaduinn.

Sin 'nuair ghlac an sealgair,
An gunna bh' air an ealchainn,
'S chuir e luaidhe gharbh innte,
Dairearach do'n acuinn Shasn'aich;
Chùm e sud r'a shealbhan,
'S gu'm b' fhearr gu'n rachadh i seachad,
'S ann a rinn e marbhadh,
A b' ainmig a leithid fhaicinn:

'Nuair a las am fùdar,
'S e 'n dùil gu'n deanadh e thapadh,
'S e coileach an dùnain,
A bha 'na chrùban sa' chlapail.

B'e sin an coileach bòidheach,
Bha cuid air fiamh an òir dheth,
Cuid eile mar na ròsan,
S bha mòran deth mar an sneachda.
Bu leathann a chrògan,
B'e 'n smògairneach e air faiche,
Bu ro mhath na bòtan,
An ròmaich a bh' air a chasan ;
Bha spuir air a spògan,
Bha còrr a dh'ionnsaidh a' chleachdaidh,
'Nuair a thigeadh Di-mairt
A bhiodh càch a' feuchain an gaisge.

B'e sin an coileach ceutach,
Bha coltach ris a' pheucaig,
'S an uair a chaidh a reubadh,
B' e 'n déisinn leam bhi 'ga fhaicinn ;
Cha leighiseadh léigh e,
'S a chreuchdan a' dol am braisead,
Tonnan g'a fhuil chraobhaich,
A' taomachadh as a chraiceann ;
An t-sealg a rinn na daoine,
Gun saoithreachadh fad' air astar,
Gun uchdach a dhìreadh,
Ach eadar a' ghrìosach 's an stairsneach.

'S an dithist thug am binne,
'S a dh' fhàg e'n sin 'na shìneadh,
B' e m breitheamh rinn a dhìteadh ;
'S b'e 'n gìomanach rinn a leagadh,
'S cha 'n fhàgadh iad shìos e,
Nam faigheadh e fìrinn a's ceartas :

Cha d'rinn e riamh eucoir,
'S deagh bheusan aige mar fhasan,
Theannadh e ri éigheach
Gu h-éifeachdach's sinn 'n-ar cadal,
Is dhùisgeadh e gu léir sinn,
'S gu'n éireamaid anns a' mhaduinn.

Chaidh litir do Shrath-Eireann,
A dh' ionnsaidh nighean Sheumais,
A dh' innseadh ceart an sgeula,
Do'n té dhiù air am bheil *Sesi:*
Gu bheil sinn fo chàmpar,
O'n àm an tàinig an sneachda,
Mu'n choileach a chaill sinn,
Is gann a dh' fhaodar a sheachnadh;
O's té nach eil teann i,
'S nach ganntair a rinn i chleachdadh,
Gu'n dean i ruinn fàbhar,
O 's àbhaist rud a bhi aice.

Beannachd aig an rìbhinn,
A bha gu suairce, siobhalt,
Nach do leig air dì-chuimhn
An sgrìobhadh sin a chur dhachaigh;
Chuir e gill' an tìr so,
Le sìoltaiche do na cearcan,
'S ghiùlain e gu rìomhach,
A' ghibht phrìseil ud 'na achlais.
Tha dreach an fhir a dh' fhàg sinn,
A' fàs air an fhear a th' againn;
'S o'n tha e 'na àite,
Saoilidh càch gur h-e mhac e.

## ORAN, MAR GU'N DEANADH NIGHEAN E DO NIGHIN EILE.

AIR FONN,—"*Cuir a' chinn Dileas,*" *&c.*

CHUIR nighean dubh Raineach
Orm farran a's mì-thlachd,
Nach cuir mi dhìom
  Le cabhaig an dràst,
Ghoid i mo sporan,
'S na dolair gu lìonmhor,
Bh' agam fo 's n-ìosal
  Feitheamh ri m' làimh.

Nam biodh a' chail' ud
Gu daingeann am prìosan,
Rachainn g'a dìteadh
  Dh'ionnsaidh a' bhàis;
A chionn gu'n do ghoid i
'N rud beag bha sa' chlùdan,
Bh' agam sa' chùil
  Nach d' innis mi chàch.

'S muladach mise
Gun fhios ciod a ni mi,
O'n a tha mi
  Gun searrach, gun làir,
Gun chaora, gun òisg,
Gun ghobhar, gun mhìseach,
Gun a mart mìn
  A chriomas am blàr.

Cha robh mi gun airgead
Gus an d' fhalbh e gu mì-mhail,
Leis an te chrìn
  Nach do sheall air mo chàs;

Rinn i mo chreachdadh,
'S bu pheacach an ni dh'i
Mise chur sios,
Gun i féin chur an àird.

Cia mar a cheannaicheas mi
Camraig na sìoda,
Na 'n leig mi dhìom e
Tuilleadh gu bràth;
Ged' thig am marsant
Le phaca do'n tìr,
Cha-n fhaigh sinn aon sìon
'Bhios aige air dàil.

Bha mo chuid stòrais
Am phòca cho uallach,
'S ged a bhiodh buaile
Mhart air mo sgàth;
'S i rinn an eucoir
A bhéisd a thug uam e,
'S tha mi fo ghruaim
'O mhaduinn Di-màirt.

A rìgh nach robh meirlich
Na cearnna so 'n rìoghachd,
Anns a' mhuir-ìosail,
Fada bho thràigh;
Is caile dhubh Raineach
Sa'n fheamain an ìochdar,
Chuideachadh bìdh
Do phartan nan spàg.

## MOLADH BEINN-DÒRAIN.

AIR FONN.—*Piobaireachd.*

### URLAR.

AN t-urram thar gach beinn
Aig Beinn-dòrain,
Na chunnaic mi fo 'n ghréin,
'S i bu bhòidhche leam;
Monadh fada, réidh,
Cuile 'm faighte féigh,
Soilleireachd an t-sléibh
Bha mi sònrachadh;
Doireachan nan geug,
Coill' anns am bi feur,
'S foineasach an spréidh,
Bhios a chòmhnaidh ann.
Greidhean bu gheal céir,
Faoghaid air an déigh,
'S laghach leam an sreud
A bha sròineiseach.
'S aigeannach fear eutrom,
Gun mhòrchuis,
Théid fasaada na éideadh,
Neo-spòrsail.
Tha mhantal uime féin,
Caitiche nach tréig,
Bratach dhearg mar chéir
Bhios mar chòmhdach air.
'S culaidh g'a chur eug,
Duin' a dheanadh euchd,
Gunna bu mhath gleus,
An glaic òganaich.
Spŏr anns am bidh bearn,
Tarrann air a ceann,

Snap a bhuaileadh teann
  Ris na h-òrdaibh i;
Ochd-shlisneach gun fheall,
Stoc do'n fhiodh gun mheang,
Lotadh an damh seang,
  A's a leònadh e.
'S fear a bhiodh mar cheaird,
Riu' sònraichte,
Dh' fhòghnadh dhaibh gun taing,
  Le chuid seòlainean;
Gheibhte sud ri àm
Pàdruig anns a' ghleann,
Gillean a's coin sheang,
  'S e toirt òrdudh dhaibh;
Peileirean nan deann,
Teine g'an cur ann,
Eilid nam beann àrd,
  Théid a leònadh leo.

SIUBHAL.

'S i 'n eilid bheag, bhinneach,
  Bu ghuiniche sraonadh,
Le cuinnean geur, biorach,
  A' sireadh na gaoithe,
Gasganach, speireach,
Feadh chreachainn na beinne,
Le eagal ro' theine,
  Cha teirinn i 'n t-aonach;
Ge do théid i na cabhaig,
  Cha ghearain i maothan;
Bha sinnsireachd fallain,
'Nuair a shìneadh i h-anail,
'S toilinntinn leam tanasg,
  Ga' langan a chluinntinn;
'S i 'g iarraidh a leannain
  'N àm daraidh le caoimhneas,

'S e damh a' chinn-allaidh
Bu gheal-cheireach feaman,
Gu cabarach, ceannard,
A b' fharumach raoiceadh,
'S e chòmhnaidh 'm Beinn-dòrain,
'S e eòlach m'a fraoinidh.
'S ann am Beinn-dòrain,
Bu mhòr dhomh r'a innseadh
A liughad damh ceannard,
Tha fantainn san fhrìth ud;
Eilid chaol, eangach,
'S a laoghan 'ga leantainn,
Le 'n gasganan geala,
Ri bealach a' dìreadh,
Ri fraoidh Choire-chruitear,
A' chuideachda phìceach;
'Nuair a shìneas i h-iongan
'S a théid i 'na deannamh,
Cha saltraich air thalamh.
Ach barran nan ìnean.
Cò b'urrain g'a leàntainn,
A dh' fhearaibh na rìoghachd?
'S arraideach, farumach,
Carach air grìne,
A chòisridh nach fhanadh
Gnè smal air an ìnntinn,
Ach caochlaideach, curaideach,
Caol-chasach, ullamh,
An aois cha chuir truim' orra,
Mulad no mì-ghean;
'S e shlànaich an culaidh,
Feoil màis, agus muineil,
Bhi tàmhachd am bunailt,
An cuilidh na frìthe;
Le àilleas a' fuireach,
Air fàsach 'nan grunnaibh,

'S i 'n àsainn a' mhuime,
  Tha cumail na cìche,
Ris na laoigh bhreaca, bhallach,
Nach meilich na siantan,
Le 'n cridheachan meara,
  Le bainne na cìoba,
Grisionnach, eangach,
Le 'n giortagan geala,
Le 'n corpanan glana,
  Le fallanachd fior-uisg;
Le farum gun ghearan,
  Feadh ghleannan na mìltich;
Ged thigeadh an sneachda
Cha n-iarradh iad aitreabh,
'S e lag a' Choir'-altrum
  Bhios aca g'an dìdean:
Feadh stacan, a's bhacan,
  A's ghlacagan dìomhair,
Le 'n leapaichean fasgach,
  An taic Ais-an-t-sìthean.

URLAR.

B'ionmhainn leam ag éiridh,
  'San òg-mhaduinn
Timchioll air na sléibhtean,
  'M bu chòir dhaibh bhith
Cupal chunntas cheud
A' luchd nan ceann gun chéill,
A' mosgladh gu neo-bheudar
  Mòr shòlasach;
Is fosgarra bho 'n beul
Tormain shocrach, réidh,
'S glan an corp 's an crè
  Séinn an dreòcaim ud,
Broch-liath chorrach éild'.
An lod ga loireadh théid,

Cuid g'a farraid fhéin
  'Nuair bu deònach lea.
'S annsa leam 'nuair théid,
  Iad air chronanaich,
Na na th'ann an Eirinn
  Do cheòlmhoireachd;
'S binne na gach beus
Anail mhic an fhéigh
A' langanaich air eudan,
  Beinn-dòrain.
An damh le bhùireadh féin
Tighinn á grunnd a chléibh,
'S fad a chluinnt' a bheuchd
  An àm tòiseachadh;
An t-adh is binne geum,
'S an laogh beag 'na dhéigh,
Freagraidh iad a chéile
  Gu deòthasach.
Plosg-shùil mheallach, gheur,
  Gun bhonn gleòn innte
Rosg fo mhala léith
  Cumail seòil oirre.
Coisiche math, treun,
Bu bheothail' a théid,
Air thoiseach an treud,
  A bha dòchasach.
Cha robh coir' a'd cheum,
'S cha robh maill' a'd leum,
Cha robh deireadh réis
  Air an t-seòrsa sin,
'Nuair a bheireadh tu steud,
'S nach sealladh tu d' dhéigh,
Cha b'aithne dhomh féin
  Cò bhiodh comhladh riut!
Tha 'n eilid anns an fhrìth
  Mar bu chòir dh'i bhi,

Far am faigh i mìlteach
  Glan, feòirneanach ;
Bruchairreachd a's cìob,
Lusan am bi brìgh,
Chuireadh sùlt a's ìgh
  Air a loineanaibh.
Fuaran anns am bìdh
Biolaire gun dìth,
'S mìllse lea' na'm fion
  'S e gu'n òladh i ;
Cuiseagan a's riasg,
Chinneas air an t-sliabh,
B' annsa lea' mar bhiadh
  Na no fòghlaichean.
'S ann do'n teachd-an-tìr
  A bha sòghar lea',
Sòbhrach a's eala-bhì
  'S barra neòineagan ;
Dobhrach, bhallach, mhìn,
Ghobhlach, bharrach, shlìom,
Lòintean far an cinn i
  'Na mòraichean :
Sud am pòrsan bìdh
Mheudaicheadh an clì,
Bheireadh iad a nìos
  Ri àm dò-lichcinn
Chuireadh air an druim
Brat na saille cruinn,
Air an carcais luim
  Nach bu lòdail.
B' e sin an caidreamh grinn
  Mu thràth-neòine,
'Nuair a thionaladh iad cruinn,
  Anns a' ghlòmuinn :
Air fhad 's ga'm biodh oidhch',
Dad cha tigeadh ribh,

Fasgath bhun an tuim
  B' àite còmhnaidh dhaibh :
Leapaichean nam fiagh,
Far an robh iad riamh,
An aonach farsuinn fial,
  'S ann am mòr-mhonadh.
'S iad bu taitneach fiamh,
'Nuair bu daitht' am bian,
'S cha b'i 'n airc am miann,
  Ach Beinn-dòrain.

SIUBHAL.

A bheinn lusanach, fhaileanach,
  Mheallanach, lìontach,
Gun choimeas 'ga falluinn
  Air thalamh na Criosdachd ;
'S ro neònach tha mise,
Le bòichead a sliosa,
Nach eil còir aic' an ciste
  'Air tiotal na rìoghachd ;
'S i air dùbladh le gibhtean,
'S air lùisreadh le miosan,
Nach eil bichiont' a' briseadh
  Air phriseanaibh tìre ;
Làn trusgan gun deireas,
Le usgraichean coille,
Bàrr-guc air gach doire,
  Gun choir' ort r'a innseadh ;
Far an uchd-ardach coileach,
Le shriutaichibh loinneil,
'S eoin bhuchalach bheag' eile
  Le'n ceileiribh lìonmhor.
'S am buicean beag sgiolta,
Bu sgiobailt' air grìne,
Gun sgiorradh, gun tubaist,
  Gun tuisleadh, gun dìobradh,

Crodhanadh, biorach,
Feadh coire 'ga shireadh,
Feadh fraoich agus firich,
  Air mhire 'ga dhìreadh;
Feadh rainich, a's barraich
  Gu'm b' arraideach inntinn,
Ann an ìosal gach feadain,
'S air àirde gach creagain;
Gu mireanach, beiceasach,
  Easganach, sìnteach.
'Nuair a théid e 'na bhoile
Le clisgeadh sa' choille,
A's e ruith feadh gach doire,
  Air deireadh cha bhi e:
Leis an eangaig bu chaoile
  'S e b' aotruime sìnteag,
Mu chnocanaibh donna
Le ruith dara-tomain,
'S e togairt an coinneamh
  Bean-chomuinn o's 'n-ìosal.
Tha mhaoisleach bheag bhranngach
  Sa' ghleannan a chòmhnaidh,
'S i fuireach san fhireach
  Le minneinean òga:
Cluas bhiorach gu clàisteachd,
Sùil chorrach gu faicinn,
'S i earbsach 'na casan
  Chur seachad na mòintich:
Ged' thig Caoillte 's Cuchullainn,
  'S gach duine do'n t-seòrs' ud,
Na tha dhaoine 's do dh'eachaibh,
  Air fasta Rìgh Deòrsa;
Nan tèarnadh a craiceann
O luaidhe 's o lasair,
Cha chual' a's cha 'n fhao i
  Na ghlacadh r'a beò i;

'S i grad-charach, fad-chasach,
  Aigeanach, neònach,
Geal-cheireach, gasganach,
Gealtach roi' mhadadh,
Air chaisead na leacainn
  Cha saltradh i còmhnard;
S i noigeanach, groigeasach
  Gog-cheannach, sòrnach;
Bior-shuileach, sgur-shuileach,
Frionasach, furachair,
A' fuireach sa' mhunadh,
  An do thuinich a seòrsa.

URLAR.

Bi sin a' mhaoisleach luaineach,
  Feadh òganan;
Biolaichean nan bruach
  'S àite-còmhnaidh dh'i,
Duilleagan nan craobh,
Bileagan an fhraoich,
Criomagan a gaoil,
  Cha b'e 'm fòtus.
A h-aigneadh aotrom suairc,
Aobhach, ăit, gun ghruaim,
Ceann bu bhraise, ghuanaiche,
  Ghòraiche;
A' chré bu cheanalt' stuaim,
Chalaich i gu buan
An gleann a' bharraich uaine
  Bu nòsaire.
'S tric a ghabh i cluain
  'Sa' chreig mhòir,
O'n is measail lea bhi 'Luan
  A's a Dhòmhnach ann;
Pris an dean i suain
Bichionta mu'n cuairt,

A bhristeas a' ghaoth tuath,
'S nach leig deò oirre,
Am fasgadh Doire-chrò,
An taice ris an t-sròin,
Am measg nam faillean òg'
A's nan còsagan.
Masgadh 'n fhuarain mhòir,
'S e paillte gu leòir,
'S blasta le' na bheòir
Gu bhi pòit orra.
Deoch do'n t-sruthan uasal
R'a òl aice,
Dh' fhàgas fallain,
Fuasgailteach, òigeil i:
Grad-charach ri uair,
'S eathlamh bheir i cuairt,
'Nuair thachradh i'n ruaig
'S a bhiodh tòir oirre.
'S maoth-bhuidh' daitht' a snuadh,
Dearg a dreach s'a tuar,
'S gur h-iomadh buaidh
Tha mar chòmhlath oirr;
Fulangach air fuachd,
Is i gun chum' air luathas;
Urram clàisteachd chluas
Na Rinn-eòrpa dh'i.

SIUBHAL.

Bu ghrinn leam am pannal
A' tarruinn an òrdugh,
A' dìreadh le farum
Ri carraig na Sròine;
Eadar sliabh Craobh-na-h-ainnis,
A's beul Choire-dhaingein,
Bu bhiadhchar greidh cheannard
Nach ceannaich am pòrsan;

Da thaobh Choire-rainich
Mu sgéith sin a' bhealaich,
Coire réidh Beinn-Achaladair,
A's thairis mu'n chonn-lon :
Air lurgain na laoidhre
Bu ghreadhnach a' chòisri,
Mu làrach-na-féinne
'S a' Chreig-sheilich 'na dhéigh sin,
Far an cruinnich na h-éildean
Bu neo-spéiseil mu'n fhòghlach :
'S gu'm b'e 'n aighear a's an éibhneas
Bhi faicheachd air réidhlein,
A' co-mhacnas r'a chéile,
'S a' leumnaich feadh mòintich ;
Ann am pollachaibh daimseir
Le sodradh gu meamnadh,
Gu togarrach, mearachasach,
Ainfheasach, gòrach.
'S cha bhiodh ìot air an teangaidh
Taobh shìos a' Mhill-teanail,
Le fìon-uillt na h-Annaid,
Blas meala r'a òl air ;
Sruth brìoghor, geal, tana,
'S e sìothladh tro' 'n ghaineimh,
'S e 's mìllse na'n caineal,
Cha b' aineolach oirnn e :
Sud an ìocshlainte mhaireann,
A thig a' iochdar an talaimh,
Gheibhte lìonmhorachd mhath dh'i
Gun a ceannach' le stòras ;
Air àrainn na beinne
Is dàichile sealladh,
A dh'fhàs anns a' cheithreamh
A' bheil mi 'n Rinn-còrpa :
Le glainead a h-uisge,
Gu mao-bhlasta, brisg-gheal,

Caoin, caomhail, glan, measail,
  Neo-mhisgeach ri pòit' air:
Le fuaranaibh grinne
Am bun gruamach na biolair,
Còinnteach uaine mu'n iomall,
  A's iomadach seòrsa:
Bu ghlan uachdar na linne
Gu neo-bhuaireasach milis,
Tigh'n 'na chuairteig o'n ghrinneal
  Air slinnean Beinn-dòrain.
Tha leth-taobh na leacainn
  Le mais' air a còmhdach,
'S àm frìth-choirean creagach
  'Na sheasamh g'a chòir sin;
Gu stobanach, stacanach,
Slocanach, laganach,
Cnocanach, cnapanach,
  Caiteanach, ròmach;
Pasganach, badanach,
  Bachlagach, bòidheach:
A h-aisirean corrach,
'Nam fàsraichibh molach,
'S i b'asa dhomh mholadh,
  Bha sonas gu leòir oirr':
Cluigeanach, gucagach,
  Uchdanach, còmhnard,
Le dìthean glan ruiteach,
Breac, mìsleanach, sultmhor:
Tha 'n fhrìth air a busgadh
  'S an trusgan bu chòir dh'i.

URLAR.

'S am monadh farsuinn faoin
  Glacach, srònagach;
Lag a' Choire-fhraoich
  Cuid bu bhòidhche dheth;

Sin am fearann caoin
Air an d' f hàs an aoidh,
Far am bi na laoigh
  'S na daimh chròcach ;
A's e deis-thireach ri gréin,
Seasgaireachd g'a réir,
'S neo-bheag air an éildeig
  Bhi chòmhnaidh ann.
Leannan an f hir léith
'S farumaiche ceum
Nach iarradh a' chléir
  A' thoirt pòsadh dhaibh ;
'S glan fallain a cré,
Is banail i 'na beus ;
Cha robh h-anail breun,
  Ge b'e phògadh i.
'S e 'n coire choisinn gaol
  A h-uil' òganaich,
A chunna' riamh a thaobh,
  'S a ghabh eòlas air :
'S lìonmhor feadan caol
Air an éirich gaoth,
Far am bi na laoich
  Cumail còthalach.
Bruthaichean nan learg
Far ám biodh ghreidh dhearg,
Ceann-uidhe gach sealg
  Fad am beò-shlaint' ;
A's e làn do'n h-uile maoin,
A thig amach le braon,
Fàileadh nan subh-chraobh,
  A's nan ròsan ann.
Gheibhte tacar éisg
  Air a còrsa,
A's bhi 'gan ruith le leus
  Anns na mòr-shruthan ;

Mòr-ghath cumhann geur,
Le chrann giubhais féin,
Aig fir shubhach, threubhach,
'Nan dòrnaibh :
Bu shòlasach a' leum'
Bric air buinne réidh,
A' ceapadh chuileag eutrom
Nan dòrlaichean.
Cha n-eil muir no tìr
A' bheil tuileadh brìgh
'S tha feadh do chrìch
Air a h-òrduchadh.

AN CRUNLUATH.

Tha 'n eilid anns a' ghleannan so,
Cha n-amadan gun eòlas
A leanadh i mar b' aithne dha
Tigh'n farasda na còdhail ;
Gu faiteach bhi 'na h-earalas,
Tigh'n am faigse dh'i mu'n caraich i,
Gu faicilleach, gle earraigeach,
Mu'm fairich i ga còir e ;
Feadh shloc, a's ghlac, a's chamhanan,
A's chlach a dheanadh falach air,
Bhi beachdail air an talamh,
'S air a' char a thig 'na neòil air ;
'S an t-astar bhi 'ga tharruinn air
Cho macanta 's a b' aithne dha,
Gu'n glacadh e ga h-aindeoin i
Le h-anabharra seòltachd ;
Le tùr, gun ghainne baralach,
An t-sùil a chuir gu danara,
A' stiùradh na dù'-bannaiche,
'S a h-aire ri fear-cròice ;
Bhiodh rùdan air an tarruinn
Leis an lùbt' an t-iarrunn-earra.

Bheireadh ionnsaidh nach biodh mearachdach
  Do'n fhear a bhiodh 'ga seòladh;
Spŏr ùr an déis a teannachadh,
Buil' ùird a' sgailceadh daingean ris,
Cha diùlt an t-srad, 'nuair bheanas i
  Do'n deannaig a bha neònach:
'S e 'm fùdar tioram teann-abaich
Air chùl an asgairt ghreannaich,
Chuireadh smùid ri acuinn mheallanaich
  A baraille Nic-Còiseam.
Si' n teachdaire bha dealasach,
Nach mealladh e 'na dhòchas,
'Nuair a lasadh e mar dhealanach,
  Gu fear-eign a leònadh,
Gu silteach leis na peileirean;
Bhiodh luchd nan luirgnean speireanach,
'S nam bus bu tirme beileanaich,
  Gun mheiliche gun tòicean,
'S e càmp na Creige-seiliche,
Bha ceannsalach 'nan ceireanaibh.
Le aingealtas cha teirinn iad,
  Gu eirthir as an eòlas.
Mur ceannsaichear iad deireasach,
Ri àm an crìche deireannaich,
A' tabhannaich le deifir,
  A bhi deilean air an tòrach.
Gun channtaireachd, gun cheileireachd,
Ach dranndail chon a' deileis rise,
A' cheann a chur gu peirealais,
  Aig eilid Beinne-dòrain!
B'ionmhainn le fir cheanalta,
  Nach b'aineolach mu spòrsa,
Bhi timchioll air na bealaichean
  Le fearalachd na h-òige;
Far am bi na féigh gu farumach,
'S na fir 'nan déigh gu caithriseach,

Le gunna bu mhath barrandas
  Thoirt aingil 'nuair bu chòir dh'i ;
'S le cuilean, foirmeal, togarrach,
'G am biodh a stiùir air bhogadan,
'S e miolairtich gu sodanach,
  'S nach ob e dol 'nan còdhail ;
'Na fhurbaidh làidir, cosgarrach,
Ro inntinneach, neo-fhoisinach,
Gu guineach, sgiamhach, gob-easgaidh,
  San obair bh'aig a sheòrsa ;
'S a fhrioghan cuilg a' togail air,
Gu maildheach, gruamach, doichealach,
'S a gheanachan, cnuasaicht', fosgailt',
  'Co-bhogartaich r'an sgòrnan.
Gu'm b' arraideach a' charachd ud,
  'S bu chabhagach i 'n còmhnaidh,
'Nuair a shìneadh iad na h-iongannan
  Le h-athghoirid na mòintich ;
Na beanntaichean 's na bealaichean,
Gu'm freagradh iad mac-talla dhuit,
Le fuaim na gairme-gallanaich
  Aig farum a' choin ròmaich :
'Gan tearnadh as na mullaichean
Gu lìnnichean nach grunnaich iad,
'S ann a bhiodh's iad feadh na tuinne ;
  Anns an luingeinich 's iad leòinte.
'S na cuileanan gu fulasgach
'G an cumail air na muinealaibh,
'S nach urrainn iad dol tuilleadh as,
  Ach fuireach, 's bhi gun deò annt'.
'S ge do thuirt mi beagan riu,
Mu'n innsinn uil' an dleasnas orra,
Chuireadh iad a' m' bhreislich mi
  Le deisimireachd chòmhraidh !

## ORAN D'A CHEILE NUADH-POSTE.*

A mhàiri bhàn òg, 's tu 'n òigh th'air m'aire,
Ri'm bheò bhi far am bithinn fhéin;
O'n fhuair mi ort còir cho mòr 's bu mhath leam,
Le pòsadh ceangailt' o'n chléir;
Le cùmhnanta teann's le banntaibh daingean,
'S le snaim a dh'fhanas, nach tréig:
'S e t' fhaotainn air làimh le gràdh gach caraid
Rinn slàinte mhaireann a'm' chré.

'Nuair bha mi gu tinn 's mi 'n cinnseal leannain,
Gun chinnt cò theannadh rium fhéin,
'S ann a chunna' mi 'n òigh àir bòrd tigh-leanna,
'S bu mhòthar ceanalt' a beus;
Tharruinn mi suas r'i, 's fhuair mi gealladh
O'n ghruagaich bhanail bhi 'm réir;
'S mise bha aobhach t' fhaotainn mar 'rium,
'S crodh-laoigh a' bharain a'd' dhéigh.

Maduinn Di-luain, ge buan an t-slighe,
'Nuair ghluais mi, ruithinn mar ghaoth,
A dh'fhaicinn mo luaidh 's rud uainn n-ar dithis
Nach dual da rithist gu'n sgaoil.
Thug mì i 'n uaigneas uair a' bhruidhinn,
'S ann fhuair an nighean mo ghaol,
A's chluinneadh mo chluas an fhuaim a bhitheadh
Aig luathas mo chridhe ri 'm thaobh.

Sin 'nuair chuir-Cupid an t-uldach am' bhroilleach,
D'a shaighdean corranach, caol,

* For the air see the Rev. Patrick Macdonald's Collection of "Highland Vocal Airs," page 21, No. 173; or, Captain Fraser's "Airs and Melodies peculiar to the Highlands," page 27, No. 47.

A dhrùi' air mo chuislean, chuir luchd air mo choluinn,
  Leis an do thuit mi ge b'oil leam 's gu'n d'aom.
Dh'innis mi sgeul do'n tè rinn m' acain,
  Nach léigh a chaisgeadh mo ghaòid ;
'S e leighis gach creuchd i-féin le feartan
  Theachd réidh a'm' ghlacaibh mar shaoil.

Bheirinn mo phòg do'n òg-mhnaoi shomult'
  A dh' fhàs gu boinneanta, caoin,
Gu mìleant, còmhnard, seòcail, foinneamh,
  Do chòmhradh gheibh mi gu saor.
Tha mi air sheòl gu leòir a'd' chomain,
  A' bhòid sa chuir thu gu faoin
Do m'smaointean gòrach, pròis nam bòireannach,
  'S còir dhomh fuireach le h-aon.

Chaidh mi do'n choill' an robh croinn a's gallain,
  Bu bhoisgeil sealladh mu'n cuairt,
'S bha miann mo shùl do dh'fhiùran barraicht'
  An dlùthas nam meanganan suas ;
Geug fo bhlàth o bàrr gu talamh,
  A lùb mi farasda nuas :
Bu duilich do chàch gu bràth a gearradh,
  'S e 'n dàn domh 'm faillean a bhuain.

Shuidhich mi lìon air fìor-uisg' tana,
  'S mi strìgh 'ga tharruinn air bruaich,
'S thug mi le sgrìob air tìr a' ghealag,
  'S a lìth mar eal' air a' chuan.
'S toillicht' a dh'fhàg e 'n là sin m' aigneadh,
  An roinn a bh'agam san uair ;
B'i coimeas mo cheud mhna' reull na maidne,
  Mo chéile cadail 's mi 'm shuain.

'S e b'fhasan leat riamh bhi ciallach, banail,
  Ri gnìomh, 's ri ceanal mna-uails' ;

Gu pàirteach, bàigheil, blàth, gun choire,
  Gun ghìomh, gun ghainne, gun chruas ;
Gu dèirceach, daonntach, faoilidh, farasd',
  Ri daoine fanna, bochd, truagh ;
Is tha mi le'd' sheòl, an dòchas ro-mhath,
  Gur lòn do t'anam do dhuais.

Chuir mi air thùs ort iùl a's aithne,
  Le sùgradh ceanalta, suairc,
'Nuair threannainn riut dlù, bu chùraidh t' anail
  No ùbhlan meala 'gam buain :
Cha bhiodh sgeul-rùin, a b'iùl domh aithris,
  A b' fhiù, nach mealladh i uam.
Nan cuireadh i cùl rium 's diùltadh baileach,
  Bu chùis domh anart a's uaigh.

Do bhriodal blàth 's do mhàran milis,
  Do nàdur grinneas gach uair,
Gu beulchair, gàireach, àluinn, coimhneil,
  Gun chàs a thoilleadh dhuit fuath ;
Chuir i guin-bàis fad ràith' am mhuineal
  Dh'fhàg làn mi' mhulad 'sa ghruaim,
'Nuair thuig i mar bha, 'sa thàr mi 'n ulaidh,
  Ghrad spàrr i 'n cunnart ud uam.

'S ann thog e mi 'm prìs o'n tìm so 'n uiridh,
  An nì 'san urrainn a fhuair,
'Sguab do'n ìre fhior-ghlain chruineachd,
  An sìol is urramaich' buaidh.
Sin na chuir mi cho rìomhach umad,
  Bha t' inntinn' bunailteach, buan :
Lìonadh do sgiamhachd miann gach duine,
  An dreach, fiamh, an cumachd, 's an snuagh.

Do chuach-fhalt bàn air fàs cho barrail,
  'S a bhàrr làn chamag a's dhual ;



T'aghaidh ghlan, mhàlda, nàrach, bhanail,
  Do dhà chaol mhala gun ghruaim;
Sùil ghorm, lìontach, mhìn-rosg, mheallach,
  Gun dìth cur fal' ann ad' ghruaidh,
Deud geal ìobhraidh, dìonach, daingean,
  Beul bìdh nach canadh ach stuaim.

Shiùbhladh tu fàsach àiridh glinne
  'S an àit an cinneadh an spréidh,
G' am bleothan mu chrò, 's bhi chòir na h-innis,
  Laoigh òg a' mirreadh 's a' leum;
Cha mhiosa do làmh 's tu làimh ri coinnil
  Na 'n seòmar soilleir ri gréin,
A' fuaidheal 's a' fàitheam bhàn a's phionar,
  An àm chur grinnis air greus.

Do chneas mar an éiteag glè ghlan, fallain,
  Corp seang mar chanach an t-sléibh;
Do bhràigh cho-mhìn, 's do chìochan corrach
  'S iad lìontach, soluis le chéill:
Gaoirdean tlà geal làmh na h-ainnir,
  Caol mheòir, glac thana, bàs réidh;
Calpa deas ùr, troigh dhlù 'm bròig chuimir
  Is lùghor, innealta ceum.

'S ann fhuair mi bhean chaoin aig taobh Màm-charai'
  'S a gaol a'm' mhealladh o'm chéill;
Bha cridhe dhomh saor, 'nuair dh'fhaod mi tharruinn,
  Cha b'fhaoin domh bharail bhi d' réir:
'S ioma fuil uasal, uaibhreach, fharumach,
  Suas ri d' cheann-aghaidh fhéin,
Ga d' chumail am prìs an Rìgh 's Mac-Cailean
  'S tu shìol nam fear a bha 'n Sléibht'.

'Nam faighinn an dràst do chàradh daingean
  An àite falaich o'n eug;
Ge d' thigeadh e d' dhàil, a's m' fhàgail-falamh.
  Cha b' àill leam bean eil' a'd' dhéigh:
Cha toir mi gu bràth dhuit dranndan teallaich,
  Mu'n àrdaich aileag do chléibh,
Ach rogha' gach màrain, gràdh a's furan,
  Cho blàth 'sa b'urrainn mo bheul.

Dheanainn duit ceann, a's crann, a's t-earrach,
  An àm chur ghearran an éill,
A's dheanainn mar chàch air tràigh na mara,
  Chur àird air mealladh an éisg:
Mharbhainn duit geòidh a's roin, a's eala,
  'S na h-eòin air bharra nan geug;
'S cha bhi thu ri d' bheò gun seòl air aran,
  'S mi chòmhnaidh far am bi féigh.

---

## ORAN DO LEANABH-ALTROM.

Iseabal òg
  An òr-fhuilt bhuidhe,
Do ghruaidh mar ròs,
  'S do phòg mar ubhal,
Do bheul dreachmhor,
  Meachair, grinn,
O'm faighte na h-òrain
  Cheòlmhor, bhinn.

'S tu 's glaine 's is cannaiche
  Banaile snuadh,
Gur deirge na'n t-subhag
  An ruthadh tha d' ghruaidh,

Do mhìn rosg liontach,
  Sìobhalt, suairc,
Gnùis mhàlda, nàrach,
  Làn do stuaim.

'S e coltas na h-ainnir
  An eal' air an t-snàmh,
Do chneas mar an canach
  Cho ceanalta thlà,
Do chìochan corrach
  Air bhroileach geal, bàn,
Do bhràigh mar ghrian,
  'S do bhian mar chnàimh.

Do chuach-fhalt bachalach,
  Cas-bhuidhe, dlù,
Gu h-amlagach, daite,
  Làn chaisreag a's lub,
'Na chiabhagan cleachdach
  Am pleatadh gu dlù,
Air sniamh gu léir
  Mar theudan ciùil.

'S ioma' fuil uasal
  Gun truailleadh, gun tàir,
Tha togail 'na stuadhanaibh
  Suas ann ad' bhàrr,
Clann-Dòmhnuill a' chruadail
  Fhuair buaidh anns gach blàr,
Gus an tàin' an là suarach
  Thug uap' an deas làmh.

'S bana-Chaimbeulach dhìreach
  An rìbhinn dheas òg,
Cha strìochdadh do dhìlsean
  A luchd-mì-ruin tha beò ;

'S gach car tha dol dìotsa
  Ga d' shìr-chur am mòid,
'S thu theaglach an Iarla
  Shliochd Dhiarmaid nan sròl.

Tha Cinneadh do sheannamhar
  Mòr ainmeil gu leòir,
Na Camshronaich mheamnach
  Bu gharg air an tòir ;
'S iomadh àit' anns' na dhearbh iad
  Le feara-ghleus an dòrn,
Bhi marbhtach le'n armachd
  Air dearganaich Dheòrs'.

'S i 'n ainnir bu taitnich'
  A bh' ac' anns an tìr,
A thachair bhi agam
  'ga h-altrom le càch ;
'Nuair a sheasas i fathast
  Air faidhir an rìgh,
Bi'dh iomadh fear-fearainn
  A' farraid,—" Cò i ?"

Gruagach gheal, shomulta,
  Shoilleir gu leòir.
'S i finealta, foinneamh,
  Gun chromadh, gun sgeòp ;
Calpa deas, cosail,
  A choisicheadh ròd,
'S troigh chuimir, shocrach,
  Nach dochainn a' bhròg.

'S math thig dhuit 'san fhasan
  Gùn daite do'n t-sròl,
Le *staidhs'* ga theannadh
  Cho daingean 's bu chòir

Faineacha daoimein
  Air roinn gach meòir,
Bi'dh *rufles* a's ribean
  Air Iseabail òig.

---

### ORAN GAOIL.

AIR FONN,—" *The Reel of Bogie.*"

A Màiri bhàn gur barrail thu,
  'S gur barraicht' air gach seòl thu,
O'n thug mi gaol cho daingean duit,
  'S mi t'fharraid anns gach còdhail:
'S earbsach mi a'd' cheanaltas,
  'S na fhuair mi chean' ad' chòmhradh,
Nach urrainn càch do mhealladh uam
  'N déis do gheallaidh dhòmh-sa.

'S chuala mi mar shean-fhacal
  Mu'n darach, gur fiodh còrr e,
'S gur géinn' dheth fhéin 'ga theannachadh
  A spealtadh e 'na òrdaibh:
'S mi 'n dùil, a réir na h-ealaidh sin,
  Gur math leat mi bhi d' sheòrsa,
Nach tréig thu mi, 's gu 'm faigh mi thu
  Le bannaibh daingean, pòste.

'S e chum an raoir mi m' aithreachadh
  An spéis a ghabh mi òg dhìot;
Bha smaointean tric air m' aire-sa
  Mu'n ainnir is fhearr fòghlum:
Cha n-eil cron r'a àireamh ort,
  O' d' bhàrr gu sàil do bhròige,
Ach ciallach, fialaidh, fàbharach,
  Air fiamh a ghàire 'n còmhnaidh.

'S do chùl daithte làn-mhaiseach
  Mu'n cuairt a'd' bhràighe 'n òrdugh,
Air snìamh, mar theudan clàrsaiche,
  'Na fhàineachaibh glan nòsar:
Gu lìdh-dhonn, pleatach, sàr-chleachdach,
  Gu dosach, fàsmhor, dòmhail,
Gu lùbach, dualach, bachlach, guairsgeach,
  Snasmhor, cauchach, òr-bhuidh'.

Tha t' aghaidh nàrach bhanail,
  Dà chaol mhala mar it eòin ort;
Rosga réidhe, fallaine
  'S dà shùil ghorm, mheallach, mhòthar:
Do ghruaidh mar chaorann meangain,
  A thug barrachd air na ròsan;
Do dheud geal, dreachmhor, meachair, grinn,
  'S do bheul o'm binn thig òran.

Tha do phòg mar ùbhlan gàraidh,
  'S tha do bhràighe mar an neòinean;
Do chìochan liontach, mulanach,
  'S an sìod' g'an cumail còmhnard:
Corp seang, geal, gnèathail, furanach,
  Deagh chumachdail, neo-spòrsail;
Do chalpa cruinne, lùghora,
  'S an troigh nach lùb am feòirnean.

'S e'm fàth mu'n biodh tu talach orm,
  Gur ro-bheag leat mo stòras;
'Bha dà-rud-dheug a' tarruinn uam
  Na thionail mi do phòrsan:
Bhiodh òl, a's féisd, a's bannais ann;
  Bha ceòl, a's beus, a's ceannaichean,
'N fhéill, 's na gibhtean leannanachd,
  An amaideachd 'san òige.

'S a nis' nam faighinn mar rium thu,
  Cha leanainn air an t-seòl sin ;
Dheanainn àiteach fearainn,
  A's crodh-bainne chur mu chrò dhuit ;
Mharbhainn iasg na mara dhuit,
  'S am fiagh sa' bhealach cheòthar,
Le gunna caol nach mearachdaich,
  'S a mhealladh fear na cròice.

'S mòr an gaol a ghabh mi ort
  Le ro bheagan a t' eòlas,
S mi 'n dùil gur tu bu leannan dhomh,
  'S nach mealladh tu mi m' dhòchas :
Ge d' bhiodh am bàs an caramh domh,
  Gun bharail ri tigh'n beò uaith,
'S e dh'fhàgadh slàn mi n' rìbhinn mhàlda,
  Màiri bhàn o Lòch-lairig.

---

ORAN SUGRAIDH.

LUINNEAG.

*'S i nighean mo ghaoil*
  *An nighean donn òg ;*
*Nam biodh tu ri m' thaobh,*
  *Cha bhithinn fo bhròn.*
*'S i nighean mo ghaoil*
  *An nighean donn òg.*

'S i Màiri Nic-Neachdainn
Is dàicheile pearsa,
Ghabh mis' uiread bheachd ort
  Ri neach a tha beò.
    *'S i nighean mo ghaoil, &c.*

'Nuair sheallas mi t'aodann,
'S mi 'n coinneamh ri t' fhaotainn,

Gur math leam nam faodainn
  Bhi daonann a'd' chòir.
    *'S i nighean mo ghaoil, &c.*

O'n a thug thu dhomh gealladh,
'S ann dutsa nach aithreach,
'S cha-n fhaic iad thu 'n ath-bhliadhn
  A'd' bhanaraich bhò.
    *'S i nighean mo ghaoil, &c.*

Cha téid thu do'n bhuaile,
A bhleothan cruidh ghuaillionn:
Cha chuir thu ort cuaran,
  'S gur uallach do bhròg.
    *'S i nighean mo ghaoil, &c.*

Cha-n fhòghnadh le m' chruinneig,
A' bhuarach no chuinneag,
'S cha chluinnear gu'n cumadh tu
  Cuman a'd' dhòrn.
    *'S i nighean mo ghaoil, &c.*

Cha téid thu Bhad-odhar,
A leigeadh nan gobhar,
'S minn bheag as an deothaidh
  'G an deothal mu'n chrò.
    *'S i nighean mo ghaoil, &c.*

Cha leig mi thu 'n fhireach
Thoirt a' chruidh as an innis
Air eagal na gillean
  Bhi sireadh do phòg.
    *'S i nighean mo ghaoil, &c.*

Cha taobh thu duin'-uasal
'S cha n-àill leat am buachaill,

'S cha-n fheairrde fear-fuadain
Bhi cruaidh air do thòir.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

Cha taobh i fear idir,
Air eagal mo thrioblaid;
'S cha toilich tè mise
Ach ise le deòin.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

'S i rìbhinn a' bhaile,
Tha sìr thigh'n air m' aire,
Nam bitheadh i mar rium,
Cha d' fharraid mi stòr.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

Bheir mis' tha Dhunéideann
A dh'ionnsachadh Beurla,
'S cha-n fhàg mi thu t'éigin,
Ri spréidh an fhir mhòir.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

A nighean na gruaige,
Cha chreidinn ort tuaileas;
O'n a tharruinn mi suas riut,
Cha-n fhuath leam do sheòl.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

'S e mheudaich mo ghaol ort
Gu'n d' fhàs thu cho aobhach,
'S gu'n leumadh tu daonnan
Cho aotrom 's na h-eòin.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

'S 'n togarrach laghach
A thogainn mar roghainn,

'N am bithinn a' taghal
'S an tigh am bi'n t-òl.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

Gu'm b' fheairrde daoin'-uaisle
'N àm thionnda' nan cuach thu,
A thoirt luinneagan-luaidh dhaibh
Mu'n cuairt air an stòp.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

'S leat urram an dàmhsa,
'S an fhidheall 'na teann-ruith;
Bu chridheil san àm thu,
'S an dràm air a' bhòrd.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

'S tu fhreagradh gu h-innealt'
Am feadan 's an ribheid,
A sheinneadh gu fileanta,
Ruith-leumnach ceòl.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

'S tu thogadh mo spiorad,
'Nuair a théid thu air mhirre,
Le d' cheileiribh binne,
'S le grinneas do bheòil,
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

Leis na ghabh mi do cheisd ort,
Am maduinn 's am feasgar,
Dheannainn riut cleasachd
A's beadradh gu leòir:
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

Dheannain riut furan
Am bliadhn' a's an uiridh;
Bu docha na'n t-uireasbhuidh,
Tuilleadh a's a chòir.
*'S i nighean mo ghaoil, &c.*

## ORAN DO'N GHUNNA D'AN AINM NIC-COISEAM.

AIR FONN.—" *Sinidh mi mo lùrga,*" *&c.*

LUINNEAG.

*Hò-rò mo chuid chuideachd thu,*
*Gur muladach leam uam thu;*
*Hò-rò mo chuid chuideachd thu,*
*'S mi dìreadh bheann a's uchdanan,*
*B'ait leam thu bhi cuidear rium,*
*'S do chudthrom air mo ghualainn.*

'Nuair chaidh mi do Ghleann-Lòcha,
'S a cheannaich mi Nic-Còiseam,
'S mise nach robh gòrach,
'Nuair chuir mi 'n t-òr ga fuasgladh.
*Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

Thug mi Choire-cheathaich thu,
'Nuair bha mi fhéin a' taghaich ann,
'S tric a chuir mi laidhe leat,
Na daimh 'sna h-aidhean ruaha.
*Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

Thug mi Bheinn-a'-chaisteil thu,
'S do'n fhàsach a tha 'n taice ri,
Am Màm is Creag-an-aparain,
Air leacan Beinn-nam-fuaran.
*Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

Thug mi thu Bheinn-dòrain,
An cinneadh na daimh chròcach,
'Nuair theannadh iad ri crònan,
Bu bhòidheach leam an nuallan.
*Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

Thug mi Choire-chruitear thu,
O's àite grianach, tlùsail e,
Gu biachar, feurach, lusanach,
  Bhiodh spurt ann aig daoin-uaisle.
    *Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

Ghiùlain mi Ghleann-éit' thu,
Thog mi ris na créisean thu,
'S e mheud 'sa thug mi spéis duit
  A dh'fhàg mo cheum cho luaineach.
    *Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

'S math am Meall-a'-bhùiridh thu,
Cha mhiosa 'm Beinn-a'-chrùlaist thu,
'S tric a loisg mi fùdar leat,
  An coire chùl na cruaiche.
    *Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

Thug mi Làirig-gharstain thu,
O's àlainn an còir'-altrum i,
'S na féigh a' deanamh leabaichean
  Air Creachainn ghlas a' bhuachaill.
    *Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

Thug mi thu do'n Fhàs-ghlaic
'S a ghleann am bi na làn-daimh,
'S tric a chaidh an àrach
  Mu bhraidhe Cloich-an-tuairnear.
    *Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

Chaidh mi dh' Fheatha-chaorainn,
Le aighear Choire-chaolain,
Far an robh na daoine,
  A bha 'n gaol air a' ghreidh uallaich.
    *Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

Thug mi Bheinn-a'-chaorach thu,
Shireadh bhoc a's mhaoiseach,
Cha b'eagal gun am faotainn,
'S iad daonnan 's an tòrr-uaine.
*Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c.*

'Nuair théid mi ris a' mhunadh,
'S tu mo roghainn do na gunnachan,
O'n fhuair thu-féin an t-urram sin,
Cò nis a chumas uat e?
*Ho-ro mo chuid chuideachd thu, &c*

Ged' tha mi gann a stòras,
Gu suidhe leis na pòitearan,
Ged' théid mi do 'n tigh-òsda,
Cha n-òl mi ann an cuaich thu.

---

### ORAN DUTHCHA.

LUINNEAG.

*Horinn ô hô h-ir-ir-io,*
*Horinn ô hô ir-ir-io,*
*Horinn ò hò h-ir-ùo,*
*'S i mo dhùthaich a dh'fhàg mi!*

Ged' a tha sinn car tamaill,
A tàmh aig na Gallaibh,
Tha mo dhùthaich air m'aire,
'S cha mhath leam a h-àicheadh.
*Horinn o ho h-ir-ir io, &c.*

Ged' is éigin duinn gabhail
Leis gach ni thig 'san rathad,
Gu'm b'fhearr no na srathan,
Bhi taghaich 'sa bhràighe.
*Horinn o ho h-ir-ir io, &c.*

Ged' is còmhnard na sràidean,
'S mòr a b'f hearr bhi air àiridh,
Am frìth nam beann àrda,
'S nam fàsaichean blàtha.
*Horinn o ho o-ir-ir io, &c.*

Beurla chruaidh gach aon latha,
'N-ar cluais o cheann ghrathainn,
S e bu dual duinn or 'n-athair,
Bhi labhairt na Gàelig.
*Horinn o ho h-ir-ir io, &c.*

Ged' is cliùiteach a' Mhachair,
Le cùnradh 's le fasan,
Be air dùrachd dol dachaigh,
'S bhi 'n taice r'ar càirdean :
*Horinn o ho h-ir-ir io, &c.*

Bhi 'n Clachan-an-Dìseirt,
A' faicinn ar dìllsean,
Gum b'ăit leinn an tìr sin,
O'n as ì rinn air 'n-àrach.
*Horinn o ho h-ir-ir io, &c.*

Cha be fasan nan daoin' ud
Bhi 'n conas na 'n caonnaig,
Ach sonas an t-saoghail,
'Sa bhi gaolach mar bhràithrean.
*Horinn o ho h-ir-ir io, &c.*

'N àm suidhe 'stigh-òsda,
Gu luinneagach, ceòlmhor,
Bu bhinn ar cuid òran,
'S bhi 'g òl nan deoch-slàinte.
*Horinn o, ho h-ir-ir io, &c.*

Luchd-dhìreadh nan stùcan,
Le'n gunnachan dù-ghòrm,
A loisgeadh am fùdar,
Ri ùdlaiche làn-daimh.
*Horinn o, ho h-ir-ir io. &c.*

'S e bu mhiann leis na macaibh,
Bhi triall leis na slataibh,
A chur srian ris a' bhradan,
Cha b'e fhasan am fàgail.
*Horinn o, ho h-ir-ir io, &c.*

Gu fiadhach a mhunaidh,
No dh' iasgach air buinne,
Anns gach gniomh a ni duine,
'S mòr urram nan Gaidheal.
*Horinn o, ho h-ir-ir io, &c.*

---

## ORAN ALASDAIR.*

LUINNEAG.

*Alasdair nan stop*
*Ann an sràid a' chùil.*
*Sin an duine còir*
*Air am bheil mo rùn.*

'S coma leat an *sile*
B'annsa leat an stòp,
Cha n-e sin bu docha
Ach am *botal* mòr.
*Alasdair nan stop, &c.*

---

* Alexander Campbell was a native of Glenorchy. After serving some time in the army, he kept a small public-house in the Back-Wynd, Glasgow. While the bard was in Glasgow, he lived in Sandy's house, and composed this song in reward of his countryman's hospitality. We have seen a translation of it, which begins thus :—

"Sandy of the stoups,
In the Back-Wynd,
He's a hearty fellow,
Liberal, and kind," &c. &c.

Théid thu do'n tigh-òsda,
'S òlaidh tu gu fial;
Cha robh gainne stòrais
Air do phòca riamh.
*Alasdair nan stop, &c.*

Bha thu greis a't' aimsir
Ann an àrm an Rìgh,
Cumaidh sin riut airgead,
'S fhearra dhuit e no ni.
*Alasdair nan stòp, &c.*

Gheibheadh tu le d' cheanal
Leannan anns gach tìr,
Ged' a bhiodh tu falamh
Cha bhiodh bean a'd' dhìth.
*Alasdair nan stòp, &c.*

Tha thu math air fairge,
'S tric thu marbhadh éisg,
Cas a shiubhal garbhlaich,
Théid thu shealg an fhéigh.
*Alasdair nan stòp, &c.*

Ged' thuirt Calum-breac*
Nach robh thu tapaidh riamh,
Cò a chreideadh sin
Ach duine bha gun chiall?
*Alasdair nan stòp, &c.*

---

* Malcolm Macnab, farmer in Barrachastalain, in Glenorchy, an intimate acquaintance of the Bard's, and himself no mean poet; he composed several ditties of acknowledged merit; that to his maid-servant is excellent, of which the following is a stanza:—

"Ma leanas tu mar tha thu,
A' briseadh phoit a's spainean,
Gur daoire dhomh na mal e,
An earnais a chumal ruit
*A Morag a mhuinigeach", &c.*

'Nuair a théid mi Ghlascho
'S taitneach leam bhi 'g òl,
Ann an tigh mo charaid
Alasdair nan stòp.

---

## ORAN DO'N T-SEANN FHREICEADAN GHAIDHEALACH.

AIR FONN.—" *The Humours of Glen.*"

DEOCH-SLAINT' an Fhreiceadain,
'S àill leinn gun cheist i,
'S i an fhàillte nach beag oirnn
Dhol deiseal ar cléibh,
Cha-n fhàg sinn am feast i,
O'n tha sinn cho dleasnach,
Do na h-àrmuinn bu sheirceile
Sheasadh an sreud;
Na curaidhean calma,
G'am buineadh bhi 'n Albainn,
Feadh mhonainean garbhlaich
A' sealg air na féigh,
Fhuair mis' orra seanachas,
Nach mios' an cois fàirg' iad,
Bhi'dh an citcheanan tarbhach
Le marbhadh an éisg.

Buaidh gu bràth air na Fleasgaich,
Fhuar an àrach am Breatuinn,
Chaidh air sàil' o cheann greis uainn,
Dhol am freasdal ri feum,

An loingeas làidir thug leis iad,
Nach sàraicheadh beagan,
Muir a' gàraich gan greasad,
'S i freagradh dhaibh féin.
Chuir gach làmh mar bu deise,
Buill do'n chòrcaich bu treise,
Ri bàrr nan crann seasmhach'
A leth-taobh gach bréid ;
'S i 'g imeachd air chuaintaibh,
'Nuair a dh'éirich gaoth tuath le,
B'ainmeil air luathas i,
'S i gluasad gu réidh.

'Nuair a chuir iad na h-àrmuinn
Air tìr ann am Flàghras,
'S iad fada bho'm pàirti,
'S o'n àiteachan féin,
Bha onair nan Gàidheal
An earbsa r'an tàbhachd,
Bha sin mar a b'àbhaist
Gun fhàillinn fo 'n ghréin ;
Tha urram an dràst
Aig gach tìr anns an d'fhàs iad,
Le feobhas an àbhaist,
An nàduir 'sam beus,
Bhi dìleas d'an càirdean,
Cur sìos air an nàmhaid,
'S iomadh rìoghachd an d'fhàg iad,
Fuil bhlàth air an fheur.

'S e là Fontenoi
Thug onair gu leòir dhaibh,
'Nuair a chruinnich iad còmhla,
'Sa thòisich an streup ;
Bu tartrach ar Coirneal,
Cur ghaisgeach an òrdugh,

Na lasgairean òga,
  Chaidh deònach 'na dhéigh ;
Na gleachdairean comhraig
Is fearr th'aig Rìgh Deòrsa,
A fhuair fasan a's fòghlum
  A's eòlas da réir ;
'S e dùil am bheil mise,
'Nam rùsgadh no trioblaid,
Gun tugadh a fichead dhiù
  Briseadh á ceud.

Fir aigeannach, mheamnach,
Le glas-lannan ceanna-bheairt,
'S i sgaiteach gu barra-dheis,
  'S i anabarrach geur ;
An taice ri targaid,
Crios breac nam ball airgid,
'S an dag' nach robh cearbach,
  Gan tearmnun nan sgéth ;
Le'n gunnachan glana,
Nach diùltadh dhaibh aingeal,
Spuir ùr' air an teannadh,
  Gu daingeann 'nan gleus,
Gu cuinnsearach, biodagach,
Fùdarach, miosarach,
Adharcach, miosail,
  Gu misneachail, treun.

Na spealpan gun ăthadh
A chleachd bhi ri sgăthadh,
Nach seachnadh dol fathasd
  An rathad sin féin,
An t-asdar a ghabhail
'San ceartas a thaghaich,
Tri-chlaiseach 'nan lamhan
  Leis an caitheadh iad beum ;

Dol maduinn gu mathas
Cha n-iarradh iad aithis,
Gu deireadh an latha
  'S àm laidhe do'n ghréin.
'S deas-fhaclach an labhairt
Le caismeachd chatha,
'S e 'n caisteal an claidheamh,
  Ga'n gleidheadh gun bheud.

Fir acuinneach, armach,
Le'm brataichean balla-bhreac,
Bu tlachdmhor an armailt' iad,
  'S b'ainmeil am feum ;
Sliochd altrom nan garbh-chrioch,
Am feachd a tha earbsach,
Nach caisgear an ainteas
  Gu'n dearbh iad nach géill.
Leinn is fad' o'n a dh' fhalbh sibh
Air astar do'n Ghearmailt,
Chur ás do gach cealgair
  Chur fearg oirbh féin ;
An glacadh 'sa marbhadh,
'San sgapadh mar mheanbh-chrodh,
'S na madaidh gan leanmhainn
  Air leargainn an t-sléibh' !

Sliochd fineachan uasal
A ghin o na tuathaich,
'San iomairt bu dual dhaibh
  Dol suas air gach ceum ;
Gach căs mar bu luaithe,
'S gach làmh mar bu chruaidhe,
'S an ardan an uachdar
  A' bualadh nan spéic ;
Bu ghnà le'n luchd-fuatha,
Bhi 'san àraich gun ghluasad,

'S a phàirt dhiù dh'fhalbh uapa,
  Bhiodh an ruaig air an déigh
Le lamhach nan gillean,
'S le lannan geur, biorach,
Bhiodh an nàimhdean air iomain
  A' sileadh nan creuchd.

Bu chliùiteach na lasgairean
Ura, deas, gasda,
Miann-sùl iad ri'n faicinn
  Do gach neach leis an léir;
Gach seòl mar a chleachd iad,
Le'n còmhdacha dreachmhor,
Le 'n osanan breaca,
  'S le'm breacana 'n fhéil':
Tha mo dhùil ri'n tigh'n' dachaigh,
Gun an ùin' a bhi fada,
Le cumhnanta ceartais
  Fir Shasuinn gu léir;
Le stiùradh an aigeil,
Muir dhù-ghorm chur seachad,
'S nach cùm an cuan farsuinn
  Orr' beacadh, no éis.

'Nuair a thàinig an trioblaid,
'S i a dha-san-da-fhichead,*
Bha dàna le misneach,
  'S le meas orra féin,
Bras, ardanach, fiosrach,
Gun fhàillinn, gun bhriseadh,
'S cuid àraidh ga'n gibhtean'
  Bhi'n gliocas 'san céill;
Tha talanntan tric
Aig a' phàirti ud bithchionnt,

* The 42d Regiment.

'S na h-uil' àit' anns an tig iad,
  Na idir a théid.
Cò an drast a their mise,
Thig an àird ribh a chlisge?
Mar fàg sibh e nis'
  Aig an t-sliochd thig 'n-ur déigh.

---

## ORAN DO REISEAMAID EARRA-GHAIDHEAL.

AIR FONN.—"*Mac-Shiomoin mòr a bhàsaicheadh.*" *

A RI! gur mi tha aighearach,
  Mu'n naidheachd so tha ùr ann;
Tha m' inntinn air a h-àrdachadh
  O'n thàinig fir mo dhùthcha:
Guidheamsa buaidh-làrach leibh
  'S gach àite 'n loisg sibh fùdar;
Toil-inntinn aig 'ur càirdean,
  'S 'ur nàimhdean a bhi tùrsach.

'Nuair thàinig Mòrair Frederic,
  Thug Dunéideann cliù dha;
Gur connspunn air cheann sluaigh e,
  'Nuair ghluaiseas iad r'a chùlthaobh;
Sàr cheann-feadhna treubhach,
  'S e léirsinneach g'an stiùradh,
Ag imeachd leis an réiseaimaid,
  'S e féin a' deanadh iùil dàibh.

Tha oighichearan gasda
  Cho math 'sa tha fo'n chrùn ann,

---

* For the Tune of this Song, see Captain Fraser's "Airs and Melodies." Page 31, No. 49.

S math a thig airm-ghaisge dhaibh,
'S iad fasanta ga'n giùlan.
'S toilinntinn r'am faicinn
Na lasgairean glan ùra,
'Nuair thog iad pìob a's brataichean,
Air machraichean nan dù-ghall.

A's innsidh mi le barantas
O'n a b'aithne dhomh o thùs sibh,
Air chruaths an àit' an tachair sibh
Cha cheum air ais 'ur dùthchas:
Sliochd nan curaidh calma,
Bh'anns na h-armailtean bha cliùiteach,
Ri'n goireadh càch na h-Earraghalaich,
'S am fearg cha bu chùis shùgraidh.

Tha buaidh air feachd Earra-ghàidheal,
Cha ghabh iad sgàth no cùram,
'S iad neartmhor, beachdail, àrdanach,
Gu reachdmhor, làidir, lùghor
'S daoin'-uaisle ceart tha fàs ann,
Nach eil fàillinneach no lùbach,
'S neo-sheachantach na h-armainn sin,
Ag iomain chàich gu'n dùlan.

'S math thig dol 'nan éideadh dhuibh,
'S tha reusan air a' chùis ud,
Tha gunnachan deagh-ghleusd' aca,
'S cha n-eil té dhiù dhiùltas;
An crios-guaille féin orra,
'S an claidheamh glé gheur cùil ann,
Bu mhath an àm an fheuma iad
'Nuair 'a leumadh sibh ga'n rùsgadh.

Tha iad leathann mu na broillichean,
Fir chothromach 's iad dòmhail,

Le 'n calpannan deas, dìreach,
'S iad lionntach fo na glùinean ;
Osain ghoirid bhreaca
Le dreach air an cur ùmpa,
'S math thig gartain chàrnaid daibh,
Is fearr a th' anns na bùthaibh.

Is lìonmhor baintighearn' innealta,
Nach sireadh iad de dhùrachd
Ach cead bhi anns na bileidean,
'S na gillean so bhi dlù dhaibh ;
A bheireadh pòg le sireadh dhaibh,
Cho milis ris an t-siùcar,
'S a bheireadh mìlltean dolar dhaibh,
'S na sporanan g'an giùlan.

Tha suaicheantas na h-Alb' agaibh,
A's dh' fhalbh sibh leis gu sunntach,
Am fòghanan cruaidh, calgarra,
'S neo-chearbach cur a chrùin air,
An luibh is gairge reasgaiche
A bha riamh a measg nam flùran,
A's ceann na muice fiadhaiche
A leag Diarmad 'sa choill ùdlaidh.

'S e thubhairt na bha 'g amharc oirbh,
An latha bha 'n *Rabhiù* ann,
Gu'm bu fhreagarrach 'ur làmhach,
'Nuair a thàirngeadh sibh na rùdain ;
B' fharumach 'ur gluasad,
A' tarruinn suas gu siùbhlach,
'S am breacan cruinn an fhéile
Air sléisdean geal nam fiùran.

'S flathail na daoin-uails a th' ann,
'S neul cruadail air gach aon fhear,

Na saighdearan deas, cumachdail,
'S gach duine dhiù cho ionnsaicht';
Na'm bitheadh càs no cunnart ann,
Cò b' urrainn ga thoirt dhiù-san?
'S i 'n réiseamaid is urramaich'
A chunnaic mi le m' shùilean.

---

ORAN NAM BRIOGSAN.

AIR FONN—"*Seann Triubhais Uilleachan.*"

LUINNEAG.

*So tha na briogsa liath-ghlas*
*Am bliadhna cuir mulaid oirnn,*
*'S e'n rud nach fhacas riamh oirnn,*
*'S nach miann lein a chumail oirnn;*
*'S na'm bitheamaid uile dìleas*
*Do'n rìgh bha toirt cuireadh dhuinn,*
*Cha-n fhaicte sinn gu dìlinn,*
*A' strìochdadh do'n chulaidh so.*

'S olc an seòl duinn, am Prionns' òg
A bhi fo mhòran duilichin,
A's rìgh Deòrsa a bhi chòmhnaidh,
Far 'm bu chòir dha tuineachas;

---

* This Jacobite Song, composed soon after the Rebellion, was printed in the first edition, 1768, though kept out of the second edition, to please some zealous friends of the Government. The poet justly complains that the same punishment was inflicted on the Campbells and others, who fought for the Hanoverians, as was laid on the Macdonalds and Camerons, who fought against them. The disarming and *diskilting* act was detested by the Highlanders, whose free born limbs did not agree with the fetters of the odious breeches imposed on them. There is a popular and humerous song, called "*The Turnimspike*," where the same complaints are brought against the *Gray-breeks*.

Tha luchd-eòlais a' toirt sgeòil duinn
Nach robh còir air Lunnainn aige,
'S e Hanòbhar an robh sheòrsa,
'S coigreach oirnn an duine sin—
'S e'n rìgh sin nach buineadh dhuinn,
Rinn dì-mheas na dunach oirnn,
Mu'n ceannsaich e buileach sinn,
B'e'n t-àm dol a chumasg ris;
Na rinn e oirnn a dh' ann-tlachd,
A mhì-thlachd, a's a dh' àimhreit,
Air n-eudach thoirt gu'n tàing dhinn,
Le ain-neart a chumail ruinn.
*So tha na briogsa, &c.*

A's o'n chuir sinn suas na briogsan,
Gur neo-mhiosail leinn a' chulaidh ud,
Ga'n teannadh ma na h-iosgannan,
Gur trioblaideach leinn umain iad;
'S bha sinn roimhe misneachail,
'S na breacain fo na criosan oirnn,
Ged' tha sinn am bichiontas
A nis' a' cur nan sumag oirnn:
'S air leam gur h-olc an duais
Do na daoine chaidh 'sa chruadal,
An eudaichean thoirt uapa
Ge do bhuannich Diuc Uilleam leo.
Cha-n fhaod sinn bhi suigeartach,
O'n chaochail ar culaidh sinn,
Cha n-aithnich sinn a' chéile
Là-féile no cruinneachaidh.
*So tha na briogsa, &c.*

'S bha uair-eigin an t-saoghal
Nach saoilinn gu'n cuirinn orm,
Briogais air son aodaich,
'S neo-aoidheil air duine i;

'S ged' tha mi deanamh ùis d'i,
Cha d'rinn mi bonn sùlais
Ris an deise nach robh dàimheil
Do'n phàirti ga'm buininn-sa ;
'S neo-sheannsar a' chulaidh i,
Gur grannda leinn umainn i,
Cho teann air a cumadh dhuinn,
'S nach b'fheairde leinn tuilleadh i ;
Bidh pŭtain anns na glùinean,
A's bucalan ga'n dùnadh,
'S a bhriogais air a dùbladh,
Mu chùlthaobh na h-uile fir.
*So tha na briogsa, &c.*

Gheibh sinn ădan ciar-dhubh,
Chur dian air ar mullaichean,
A's casagan cho-shlìogte,
'Sa mhìnicheadh muillean iad.
Ged' chumadh sin am fuachd dhinn,
Cha-n fhàg e sinn cho uallach,
'S gu'n toillich e ar n-uaislean,
Ar tuath no ar cumanta.
Cha taitinn e gu bràth ruinn,
A choiseachd nan gleann-fàsaich,
'Nuair a rachamaid do dh' àiridh,
No dh' àit 'm biodh cruinneagan :
'S e Deòrs' a rinn an eucoir,
'S ro dhìombach tha mi-féin deth,
O'n thug e dhinn an t-éideadh,
'S gach eudach a bhuineadh dhuinn.
*So tha na briogsa, &c.*

'S bha h-uile h-aon do'n phàrlamaid
Fàllsail le'm fiosrachadh,
'Nuair chuir iad air na Caimbeulaich
Teanndachd nam briogaisean ;

'S gu'r h-iad a rinn am feum dhaibh
A bhliadh'n a thàin' an streupag,
A h-uile h-aon diù dh'éiridh
Gu léir 'am *milisi* dhaibh;
'S bu cheannsalach, duineil iad,
'San àm an robh an cumasg ann,
Ach 's gann daibh gu'n cluinnear iad
A' chàmpachadh tuilleadh leis;
O'n thug e dhinn an t-aodach,
'Sa dh' fhàg e sinn cho fhaontrach,
'Sann rinn e oirnn na dh' fhaodadh e,
Shaoileadh e chuir mulaid oirnn.
*So tha na briogsa, &c.*

'S ann a nis' tha fios againn
An t-iochd a rinn Diuc Uilleam ruinn,
'Nuair a dh' fhàg e sinn mar phriosanaich,
Gan bhiodagan, gun ghunnachan,
Gun chlaidheamh gun chrios tarsainn oirnn,
Cha-n fhaigh sinn prìs nan dagachan;
Tha comannd aig Sasunn oirnn,
O smachdaich iad gu buileach sinn—
Tha angar a's duilichinn
'S an àm so air iomadh fear,
Bha'n càmpa Dhiuc Uilleam,
A's nach fheairrd iad gu'n bhuithinn
Na'n tigeadh oirnne TEARLACH,
'S gu'n éireamaid 'na chàmpa,
Gheibhte breacain chàirneit,
'S bhiodh aird air na gunnachan.
*'So tha na briogsa, &c.*

## ORAN DO'N EIDEADH GHAIDHEALACH.

FHUAIR mi naidheachd as ùr,
Tha taitinn ri rùn mo chridh'
Gu faigheamaid fasan na dùthch'
A chleachd sinn an tùs ar tìm.
O'n tha sinn le glaineachan làn,
A' bruidhinn air mànran binn,
So i deoch-slàinte Mhontrose,
A sheasadh a' chòir so dhuinn.

Chunna' mi 'n diugh an Dunéideann,
Comunn na féile cruinn,
Litir an fhortain thug sgeul,
Air toiseach an éibhneis dhuinn.
Pìob gu loinneil an gleus,
Air soilleireachd réidh an tùim;
Thug sinn am follais ar n-éideadh,
A's cò a their reubail ruinn?

Deich bliadhna fichead a's còrr,
Bha casag do'n chlò m'ar druim,
Fhuair sinn ăd agus clèoc,
'S cha bhuineadh an seòrs' ud duinn'
Bucaill a' dùnadh ar bròg,
'S e 'm barr-ial bu bhòidhche leinn;
Rinn an droch fhasan a bh'oirnn,
Na bodaich d'ar n-òigridh ghrinn.

Mhill e pàirt d'ar cumachd
O'n bhlàr, gu mullach ar cinn;
Bha sinn cho làn do mhulad,
'S gu'n d'fhàs gach duine gu tinn;

'S ann a bha 'n càs cho duilich,
  'Sa thàinig uile ri'm linn,
'Nuair a rinn pàirti Lunnainn,
  Gach àit' a's urram thoirt dh'inn.

'S fhada bha 'n onair air chall,
  Is fasan nan Gàll oirnn dlù,
Còta ruigeadh an t-sàil,
  Cha tigeadh e dàicheil dhuinn :
B'éigin do'n bhrigis bhi ann,
  'Nuair a chaidh ar comannd cho ciùin
'S gu'n d'rinneadh gach Finne nan tràill,
  'S gach fìronnach fhàgail rùisgt'.

Tha sinn a 'nis'mar as math leinn,
  'S gur h-àrd ar caraid sa' chùirt,
A chuir air na daoin' am fasan,
  Rinn pàrlamaid Shasuinn thoirt' diù' :
Beannachd gu bràth do'n Mharcus,
  A thagair an dràs ar cùis ;
Fhuair e gach dlighe air ais duinn,
  Le ceartas an rìgh sa' chrùin.

Fhuair e dhuinn comas nan arm,
  A dheanamh dhuinn sealg nan stùc,
'S a ghleidheadh ar daoine sa' chàmp,
  Le fàgail an nàimhdean brùit.
Thogadh e misneach nan clann
  Gu iomairt nan lann le sunnt,
Pìob, a's bratach ri crann,
  'S i caiseamachd àrd mo rùin.

Fhuair sinn cothrom an dràst,
  A thoilicheas gràdh gach dùthch',
Comas ar culaidh chur oirnn,
  Gun fharraid do phòr nan lùb :

Tha sinn a nis' mar is còir,
  A's taitnidh an seòl r'ar sùil;
Chuir sinn a' bhrigis air làr,
  'S cha tig i gu bràth á cùil.

Chuir sinne suas an deise,
  Bhios uallach, freagarach, dhuinn,
Breacan an fhéile phreasach,
  A's peiteag do'n eudach ùr;
Còt' a chadadh nam ball,
  Am bitheadh a' chàrnaid dlù,
Osan nach ceangail ar ceum,
  'S nach ruigeádh mar réis an glùn.

Togaidh na Gàidheil an ceann,
  Cha bhi iad an fang ni's mò,
Dh' fhalbh na speirichean teann
  Thug orra bhi mall gun lùgh:
Siubhlaidh iad fireach nam beann,
  A dh' iarraidh dhamh seang le'n cù;
'S aotrom théid iad a dhàmhsa,
  Freagraidh iad srann gach ciùil.

Tha sinn an comain an Uasail
  A choisinn le chruadal cliù,
Chuir e le teòmachd làidir,
  Faoineachd chàich air chùl,
Oighre cinn-feadhna nan Greumach,
  'S ioma fuil àrd na ghnùis:
'S ann tha Marcus an àidh
  Am mac thig an àit' an Diùc.

## ORAN NAM FINEACHAN A FHUAIR AM FEARANN AIR AIS O'N RIGH, SA' BHLIADHNA 1782.

AIR FONN.—" *An am dol sios bhi deonach,*" *&c.*

THA sgeul ùr an tràth so's dùthaich,
  'S chuir e sunnt ro mhòr oirnn;
Gu'n d'fhuair ar càirdean, mar a b'àbhaist,
  Bhi 'nan àite còmhnaidh :
Gach fearann àr-bhacaicht' a bh'ann,
  O linn a Chàmp' bha gòrach,
Rinn na h-aithrichean a chall;
  Ach fhuair a chlann an còir air.

'S mòr an sonas anns an rìoghachd,
  Rìoghalachd na h-òigridh,
A ghluais gu feum, ri guaillibh chéile,
  'S iad gu léir cho deònach;
Cinn-fheadhna threun, le'n daoine féin,
  Gach réiseamaid an òrdugh,
Le cliù gun chéilg, 's le dùrachd dearbht',
  B' e 'n rùn bhi 'n seirbheis Dheòrsa.

Na laoich ghasta dh'éirich leat,
  Do dh'fhior fhuil cheart Chlann-Dòmhnuill,
'S lìonmhor gaisgeach treubhach, tapaidh,
  A thàin' a mach 'gan còmhnadh :
Bha buaidh a's feart, nan ruag, 's nam feachd,
  Na dhualchas ac' o'n seòrsa;
Dol suas gu bras, le luathas nan cas,
  'S an cruaidh-lann ghlas 'nan dòrnaibh.

'S lìonmhor lasgair thig o'n Apuinn,
  Pìobach, bratach, sròlach;
Fir chalma ghasta, a's arm 'nan glaic,
  Cho acuineach 's bu chòir dhaibh;

Bhiodh luaidh a mach le fuaim nan snap,
  A' bualadh chlach ri òrdaibh,
Aig sluagh le'm fasan cruadal ceart,
  'S a fhuair a chleachdadh òg dhaibh.

'S sunntach, meamnach, treubhach, ainmeidh,
  Cam-Shronaich o Lòchaidh,
Fir threun gun chealg, le'm beus bhi garg,
  'S iad-féin a dhearbh gu leòir dheth;
Bhiodh gleus an arm 'nan éibhlean dearg,
  'S lann gheur gun chearb ga chòir sin,
Bhiodh reubail marbh an déigh an sealg,
  'Nuair dh'éireadh fearg nan òigear.

'S lìonmhor curaidh thig á Dhrumain,
  Feumail, ullamh, òrdail,
Eadar muilleann Uisge-Thurraid,
  Agus mullach Mòr-bheinn;
Leis nach duilich dol an cunnart,
  Tìr a's muir a sheòladh:
'S fhuair iad urram bualadh bhuillean,
  Anns na h-uile còmhdhail.

Tha sàr cheann-feachd is làidir taic,
  A thig o'n Chaisteal-Leòdach,
Le pàirtidh cheart, 's iad àrd nam beachd,
  A dh' fhàs gu reachdmhor, fòghluimt'.
Tha 'n *lebhi* paillt a dh'éireadh leat,
  Gu feum do neart a chòmhnadh;
'S bhiodh pìob an gleus a's ceann an fhéigh,
  Le crann a's bréid an t-sròl ris.

Thig o'n Mhor-fhaich còmhlain bhorb,
  A théid le foirm an òrdugh,
Gu dàna, colgail, làn air storbadh,
  'S arda stoirm an t-seòrs' ud;

Dol luath 'nan éideadh, cruaidh ra'm feuchainn,
  Ciall da réir an còmhnaidh;
Aig sluagh nach géill, tha buaidh 'nan déigh,
  'S an uaisle féin ga chòmhdach'.

Thig laoich bharraicht á Cinn-alla',
  'S àrd an air' air mòrchuis,
Air mheud na carraid, beus nam fear ud,
  Gleusdachd far an còir dhaibh;
An cliù bh'aig sinnsireachd nan gallan
  Cha chaillear ra'm beò e,
Daoine rìoghail, dìleas, daingean,
  Fìor 'nan gealladh-còmhraidh.

Thig Clann-Ghriogair le sàr mhisnich,
  Anns a' mheas 'm bu chòir dhaibh,
Gu prìseil, àghor, lìonor, làidir,
  Rìoghail, stàtail, pròiseil;
Chaidh riamh 's gach àite dian 'sna blàraibh,
  'S gnìomh an laimh a chòmhdach;
'S iad àrd 'sa' chùirt le 'n ainm as ùr,
  Ged thugadh dhiù 'n Gleann-freòin e.

Thig o Chluainidh sàr dhaoin'-uaisle,
  Thàirngeas suas gu seòlta,
'S fad o'n chualas gu'm b'e'n dualchas,
  Buidhinn buaidh a' chòmhraig;
Teine 's luaidhe, 's lamhan luatha,
  Far an gluais iad còmhladh,
Ruith na ruaig air an luchd-fuathadh,
  'S an cur uatha brònach.

Thig o Shrùthan na fir ùra,
  Làidir, lùghor, eòlach,
'S o'n dù-ghiùbhsaich théid gu siùbhlach,
  Ann an tùs na dòrainn:

Luaidh a's fùdar chur na smùidean,
  A's fuil na brùchd a' dòrtadh,
Claidhean-cùil a bhi 'gan rùsgadh,
  'S ruith gu dlù 'san tòireachd.

Thig na Cananaich 'nan deannaibh,
  'S iad a' tional còmhla,
Théid ceart 'sa chabhaig, 's neart da'n caraid,
  An dream is fearail dòchas:
Ge b'e theannadh riu le falachd,
  Bhiodh am barail gòrach.
'S mairg ri'n tachradh an àm gaisgidh,
  Aghaidh neart nan còmhlan.

'S éideadh arraiceach treud na h-Alba,
  Dh'éireadh sealbh gu leòir dhaibh,
Gu'm feud iad falbh gu saor fo'n armaibh,
  A's eudach ball-bhreac, bòidheach:
O'n thraogh gach fearg, a thaobh gach cealg,
  Sean argamaid a thòisich,
Tha gaol g'a dhearbhadh 's feudar earbs',
  A' deagh luchd-leanmhainn Dheòrsa.

'S mòr an onoir th'aig' an rìgh,
  Rinn dìllsean d'a luchd-fògraidh,
Thug dhaibh a' rìs, gach àite prìseil,
  Anns gach tìr tha m'eòlas,
A bh' aig an sinnsireachd fo chìsean,
  A chaidh ga'n dìth le fòirneart;
'S math an dùrachd th'aig gach dùthaich,
  A' toirt cliù d'a mhòrachd!

Na cinn chéille 's fearr fo 'n ghréin,
  Le 'n inntinn féin a thòisich,
Ri gnìomh an fheum a luaigh gu léir,
  'S a chuir an céill gu'n sòradh,

Le flathan féille, a labhair reusan
A ghleidheadh stéidh na còrach ;
Fhuair gach òighre an ni, 'san *staoile*,
An sàibhreas, 'san cuid stòrais.

Thàinig còir, a's dh'fhalbh an eu-còir,
A's leum ar cridh' le sòlas,
Tha uaislean treun 'san uair so féin,
Gu h-uallach, eutrom, ceòlmhor:
Tha 'n tuath ri séideadh suas tein'-éibhinn
Air na sléibhtean mòra :
So a' bhliadhna chrùn an réite,
Sin an sgeul tha còmhdaicht'.*

---

ORAN A' BHOTAIL.

AIR FONN—" *Cia mar is urrainn sinn fuireach on dram ?*"†

'NUAIR a shuidheas sinn socrach
'Sa dh-òlas sinn botal,
Cha n-aithnich ar stoc uainn,
Na chuireas sinn ann ;
Thig onoir a's fortan
Le sonas a' chopain,
C'arson nach bi deoch oirnn,
Mu'n tog sinn ar ceann ?

---

* The forfeited estates were not restored till January 1784, and were finally settled in January 1785.

† For the Tune of this Song see Captain Fraser's Collection of " Airs and Melodies peculiar to the Highlands of Scotland," page 31. No. 61. The Captain writes in a note to this piece of music that *he* "has great pleasure in asserting his country's claims to this melody, lately introduced as Irish, under the name of the " Legacy," and supposed new ; whereas it has been current in the North for sixty years, as the composition of John Mac Murdo (or M'Rae) of Kintail, since emigrated to America.

Bheir an stuth grinn oirnn,
Séinn gu fileanta,
Chuir a thoil-inntinn
Binneas 'n-ar cainnt,
Chaisg i ar 'n-ìota
'N fhior dheoch mhillis,
Bu mhuladach sinne
Na 'm biodh i air chail.

Deoch-slàinte nan gaisgeach
Nan Gaidhealaibh gasta,
Da'm b' àbhaist mar fhasan
Bhi pòit air an dràm,
Luchd-gaoil an stuth bhlasta,
'S ar dhaoireid an lacha,
Nach caomhnadh am beartas
A sgapadh 'san àm.
Fear gam beil nìdh
Gheibh e na shireas e,
Fear a tha crionda,
Fanadh e thall.
Fear a tha mì'or
Cha-n fhulaing sinn idir e,
'S am fear a' bheil grinneas
Théid iomain a nall.

'S ro rìoghail an obair
Sruth brìoghor na togalach,
Ioc-slaint a bhogaicheas
Cridhe tha gann;
'S e chuireadh an sodan
Air fear a bhiodh togarrach,
'S chuireadh e 'm bodach
A fear a bhiodh teann.
Cha n-eil e 'san tìr,
Uasal no cumanta,

Nach eil air thì
Gach urram a th' ann,
Ge do bhiodh strìgh
Mu thogail na muirichinn,—
" Cia mar is urrainn sinn
Fuireach o'n dràm?"

Tha e fionnar do'n chreabhaig
A h-uile la gréine
Thig teas o na speuraibh
Thar sléibhtean nam beann,
'S e math ri la reòta
Chur blàthas ann am pòraibh
An fhir theid d'a dheòin
An tigh-òsda 'na dheann.
Cuiridh e sunnt
Air muinntir eireachdail,
Timchioll a' bhùird
'S cuid eile dhiù dàmhs';
Thogamaid fonn neo-throm
A's ceileirean,
'S freagarrach sheinneas sinn
Deireadh gach rann.

O'n shuidh sinn cho fada,
'S a dh-òl sinn na bh'againn,
'S i chòir dol a chadal
O'n thàinig an t-àm,
Cha-n fhòghnadh ach paillteas
Thoirt sòlas d'ar n- aigne,
Deoch mhòr anns a' mhaduinn
Gu leigheas ar ceann.
Am fear tha gu'n chlì,
Cuiridh e spiorad ann,
Togaidh e cridhe
Gach fir a tha fann,

Théid am fear tinn
Gu grinn air mhireadh ;
'S e leigheas gach tinnis,
Deoch mhillis an dràm.

---

## ORAN A' BHRANNDAIDH.

### LUINNEAG.

*Di-hàal-lum, di-hâal-lum,*
*Di-i-il-i-il, h-ann-dăn,*
*Di-dir-ir i-hal-hi'il-lum,*
*Di-dir-ir-i-hal-haoi-rŭm ;*
*Di-i-il'-hal dir-ir-i,*
*Ha-ri-ha'al-haoi-rum,*
*Di-i'il-haal-dil-il-i'il,*
*Dor-ri-hool-hănn-dăn.*

THA fortan ann bi deoch againn,
Na biodh an cŏpan gann oirnn,
Tha paillteas anns na botalaibh,
Cha n-eil an stoc air chall oirnn ;
'S feairrde sinn an toiseach e,
Gu brosnachadh ar cainnte,
Ged' bhiodh a h-uile deoch againn,
'Se 's docha leinn am *Branndai.*
*Di-haal-lum, &c.*

S e sin an sruthan mireanach,
An tobar milis seannsail,
Tha binneas mar ri grinneas
A chur spiorad am fear fann ann ;
'S feairrde sinn na shireas sinn,
Cha chulaidh a mhilleadh cheann e

'S ro mhath an seise muineil
  Do gach duine ghabhas rann e.
    *Di-haal-lum, &c.*

Na fir anns a' bheil cridhealas,
  Nach eil an cridhe gann ac',
Companaich na dibhe,
  A ni suidhe leis an dràm iad ;
Iarraidh iad a rithisd e,
  Mu bhitheas beagan ann deth,
'Nuair chluinneas iad an fhidheall,
  Bi' iad fighearach gu dàmhsa.
    *Di-haal-lum, &c.*

'Nuair gheibh sinn do na barailean,
  Na 's math leinn fo'r comanda,
Na cupain a tha falamh
  Bhi le searraig a' cuir annta ;
Gach caraid bhios a taitinn ruinn,
  Gu'm b'ăit leinn e bhi cainnt ruinn,
'Nuair thig a' ghlaine bhasdalach,
  Air bhlas an t-siucair-*channdaidh.*
    *Di-haal-lum, &c.*

Cha chunnart duinn e theireachdainn,
  Tha seileir anns an Fhràing dheth ;
Cha n-eil eagal gainne
  Air na loingeas thug a nall e ;
Their sinme o'n bu toigh leinn e,
  Nach dean a choire call oirnn ;
Air fhad 's d'an dean sinn fuireach ris,
  Bhi gabhail tuilleadh sannt air.
    *Di-haal-lum, &c.*

Na fir a tha 'nan sgrubairean,
  Nach caith an cuid 's an àm so,

Cha n-imir iad bhi cuiderinn,
  Na'n tubaisdean le ganntar ;
Cha sir iad dol an cuideachd,
  A's cha n-iarr a' chuideachd ann iad ;
Mar cuir am bùrn am padhadh dhiù,
  Cha-n fhaigheadh iad am *Branndai.*

---

ORAN NAM BALGAIREAN.

LUINNEAG.

*Ho hù o hò na balgairean,*
*O's ainmig iad ra'm faotainn ;*
*Ho hû o hò na balgairean.*

Mo bheannachd aig na balgairean,
A chionn bhi sealg nan caorach.
  *Ho hu o, &c.*

An iad na caoirich cheann-riabhach,
Rinn aimhreit feadh an t-saoghail?
  *Ho hu o, &c.*

Am fearann a chur fàs oirnn,
A's am màl a chuir an daoiread?
  *Ho hu o, &c.*

Cha n-eil àit' aig tuathanach ;
Tha bhuannachd-san air claonadh.
  *Ho hu o, &c.*

Is éigin dha bhi fàgail
An àit' anns an robh dhaoine,
  *Ho hu o, &c.*

Nu bailtean a's na h-àiridhean,
Am faighte blàthas a's faoileachd.
*Ho hu o, &c.*

Gun tighean ach na làraichean,
Gun àiteach air na raointean.
*Ho hu o, &c.*

Tha h-uile seòl a b' àbhaist,
Anns a' Ghàidhealtachd air caochla;
*Ho hu o, &c.*

Air cinntinn cho mi-nàdurra,
'S na h-àitean a' bha aoidheil.
*Ho hu o, &c.*

Cha n-eil loth na làir am
Bhiodh searrach làmh r'a' taobh ann.
*Ho hu o, &c.*

Cha n-eil aighean dàra
Bhios ag àrach an cuid laogh ann.
*Ho hu o, &c.*

Cha n-eil feum air gruagaichean,
Tha h-uile buail' air sgaoileadh.
*Ho hu o, &c.*

Cha-n fhaigh gille tuarasdal
Ach buachaille nan caorach!
*Ho hu o, &c.*

Dh' fhalbh na gobhair phrìseil,
Bu rìgh a dh' òrduich saor iad.
*Ho hu o, &c.*

Earba bheag na dùslain,
Cha dùisgear i le blaoghan.
*Ho hu o, &c.*

Cha n-eil fiagh air fuaran,
O'n chaill na h-uaislean gaol daibh.
*Ho hu o, &c.*

Tha gach frìdhear fuasgailte,
Gun duais a chionn a shaoithreach.
*Ho hu o, &c.*

Is dìombach air an duine mi,
A ni na sionnaich àoireadh;
*Ho hu o, &c.*

A chuireas cù da'n ruagadh,
No thilgeas luaidhe chaol orr'.
*Ho hu o, &c.*

Gu mu slàn na cuileanan
Tha fuireach ann an saobhaidh.
*Ho hu o, &c.*

Na'm faigheadh iad mo dhùrachd,
Cha churam dhaibh cion saoghail.
*Ho hu o, &c.*

Bhiodh piseach air an òigridh,
A's bhiodh beò gus am marbh aois iad.

## ORAN DO CHAORA A FHUARADH A GHIBHT O MHNAOI UASAIL ARAIDH.

LUINNEAG.

*Hem ò, ho io, hò rò*
*A' chaora cheannionn,*
*Hem ò, ho io.*

'S a chaora fhuair mi o Shiùsaidh,
Gun an cùineadh a' dhol g'a ceannach:
*Hem o, ho ro, &c.*

Gu'm bu slàn do'n t-sàr mhnaoi-uasail,
O'n d'fhuaradh a' chaora cheannionn;
*Hem o, ho ro, &c.*

Cuimhnichidh mi do dheoch-slàinte
'Sa h-ùil' àit an òl mi' drama.
*Hem o, ho ro, &c.*

Chaora thàinig á Coir'-uanain,
Pàirt g'a suanaich mar an canach:
*Hem o, ho ro, &c.*

Bha cuid dh'i air dath na càrnaid,
'S cuid eile mar bhàrr a' bhealaidh;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S ann bu choltach ris an t-sìoda,
Caora mhìn nan casa geala.
*Hem o, ho ro, &c.*

'S iomadh cuileag thun an iasgaich,
Thàinig riamh as a cùl cannach;
*Hem o, ho ro, &c.*

Cungaidh mhath nam breacan daora
Anns a h-uile taobh g'a falluinn.
*Hem o, ho ro, &c.*

Cuiridh iad i air na clàdaibh,
'S àluinn i 'nuair théid a tarruinn;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S i bu mholaiche na 'n lìon
'S fhearr tha cinntinn aig na Gallaibh.
*Hem o, ho ro, &c.*

Bhiodh aice dà uan sa' bhliadhna,
'S bha h-uile h-aon riamh dhiù fallain;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S 'nuair a thigeadh mìos roi' Bhealltainn,
B' fheairrde mi na bh' aice bhainne;
*Hem o, ho ro, &c.*

Chumadh i rium gruth a's uachdar,
Air fhuairid 's d'am biodh an t-earrach:
*Hem o, ho ro, &c.*

Dh' fhòghnadh i dhomh fad an t-sàmhraidh
Chumail annloin rium a's arain.
*Hem o, ho ro, &c.*

Cha robh leithid thun an eadraidh
Am fad is freagradh do Mhac-Cailein.
*Hem o, ho ro, &c.*

Biodh i air thoiseach an t-sealbhain,
A' tighinn 's a' fàlbh o'n bhaile.
*Hem o, ho ro, &c.*

'S mise fhuair an sgobadh creachaidh
'N là a leag iad i 'san rainich :
*Hem o, ho ro, &c.*

'S tric tha mi 'g amharc an àit'
'N robh i blàth, 's i call a fala :
*Hem o, ho ro, &c.*

'S ann san fhraoch aig taobh Uillt-ghartain,
Rinn i 'n cadal as nach d' fhairich :
*Hem o, ho ro, &c.*

'S dìombach mi do'n ghille-mhàrtuinn,
Bha cho dàna 's dol 'na caramh.
*Hem o, ho ro, &c.*

Feudaidh na h-eunlainn bhi ròiceil
Ag itheadh a feòla 'sa saille :
*Hem o, ho ro, &c.*

Cha n-eil eun a laidh air fulachd
Nach robh umad ann an cabhaig.
*Hem o, ho ro, &c.*

Am fear-ruadh a chuir gu bàs i,
Thug e pàirt dh'i thun na garaidh.
*Hem o, ho ro, &c.*

'Nuair a rainig mis' an àraich,
Cha robh làthair dhìot ach am faileas ;
*Hem o, ho ro, &c.*

Bha na cnàimhean air an lomadh,
A's bha 'n olainn air a pealladh.
*Hem o, ho ro, &c.*

O'n a chaill mi 'nis' mo chaora,
'S coltach m' aodach a bhi tana.
*Hem o, ho ro, &c.*

Cia leis a nìthear dhomh còta,
O nach beò a' chaora cheannionn.
*Hem o, ho ro, &c.*

H-uile bean a th' anns an dùthaich,
Tha mi 'n dùil an dùrachd mhath dhomh;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S théid mi dh' iarraidh na faodh-chlòimhe,
Air mnathan còire an fhearainn.
*Hem o, ho ro, &c.*

Taoghlaidh mi air Inner-Ghinneachd,
'S innsidh mi na bhios air m' aire;
*Hem o, ho ro, &c.*

Gheibh mi tlàm a chlòimh nan caorach,
O'n a tha mi dh' aodach falamh:
*Hem o, ho ro, &c.*

Gheibh mi rùisg an Tigh-na-sròine,
O'n mhnaoi chòir a bha 'san Arrar.
*Hem o, ho ro, &c.*

An Gleann-ceitilein an fheòir
Gheibh mi na rùisg mhòra, gheala.
*Hem o, ho ro, &c.*

Gheibh mi làn na slighe-chreachainn
O nighean, Dòmhuill ghlais an drama;
*Hem o, ho ro, &c.*

Cuiridh mi sud thar mo rùchdan,
'S fhearrd' a ghiùlaineas mi 'n eallach.
*Hem o, ho ro, &c.*

Ruigidh mi bean Cheann-loch-éite,
Tha mi 'm éigin, 's cha bu mhath lea' ;
*Hem o, ho ro, &c.*

Gheibh mi uaipe tlàm a dh'fhaoidhe,
Tlàm eile a thaobh bhi 'm charaid.
*Hem o, ho ro, &c.*

Their an tè tha 'n Guala-Chuilinn,
'S mòr is duilich leam do ghearan :
*Hem o, ho ro, &c.*

Bheir i 'nuas an t-uisge-beatha,
Dh' fheuchainn an crath e dhiom an smălan.
*Hem o, ho ro, &c.*

Their gach tè tha'n Druim-a'-Chòthuis,
Gheibh thu rud, 's gur math an airidh.
*Hem o, ho ro, &c.*

'Nuair a théid mi dh' Inner-charnain,
Cha leig aon tè th' ann mi falamh.
*Hem o, ho ro, &c.*

'Nuair théid mi 'n bhail' tha làimh ris,
Gheibh mi tlàman anns gach talla.
*Hem o, ho ro, &c.*

Cha n-eil tè tha 'n Dail'-an-Easa
Nach d' théid mi m' freasdal a ccanail.
*Hem o, ho ro, &c.*

Thig mi dhachaigh leis na gheibh mi,
'S tomad dheth cho mòr ri gearran :
*Hem o, ho ro, &c.*

Fòghnaidh sud domh còr a's bliadhna
Chumail snìamh ri nigh'n a' Bharain.
*Hem o, ho ro, &c.*

'S 'nuair a théid e fo na spàlaibh,
Ni i fàbhor rium a bhan-fhitheach.
*Hem o, ho ro, &c.*

'S ioma' tè ni eudach guamach,
Ach cha luaidh i e gun chearthar.
*Hem o, ho ro, &c.*

Th'uile gruagach tha 'n Gleann-éite
Dh' fheumainns' iad a thigh'n do'n bhaile ;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S 'nuair a chuireas mi air seòl iad,
'S ann a théid an clò a theannadh ;
*Hem o, ho ro, &c.*

'Nuair a theannas iad ri fùchdadh,
Cha bhi tùchadh air an anail ;
*Hem o, ho ro, &c.*

'Nuair a shuidheas iad air cléith,
Gu'n cluinnt' an éigheach thar na beannaibh ;
*Hem o, ho ro, &c.*

'Nuair a sheinneas iad na h-òrain,
Cuiridh iad na h-eoin an crannaibh ;
*Hem o, ho ro, &c.*

'Nuair a theannas iad ri luinneag,
'S binn' iad na guileag na h-eala;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S mòr is binne fuaim nan nìonag
Na ceòl piob' air thùs a' phannail;
*Hem o, ho ro, &c.*

Bithidh a tùrn an làimh gach tè dhiu,
'S bithidh a beul a' séinn na h-ealaidh;
*Hem o, ho ro, &c.*

Tè ri bùrn, a's tè ri mòine,
Tè a'cur seò l air an ainneil,
*Hem o, ho ro, &c.*

Tè 'ga phostadh ann an tùba,
Tè 'ga luidreadh, te 'ga ghlanadh,
*Hem o, ho ro, &c.*

Dithis 'ga shlacadh gu làidir,
Dithis 'ga fhàsgadh gu gramail;
*Hem o, ho ro, &c.*

Ach mu'n cuir iad as an làimh e,
'S cinnteach mi gu'm fàs e daingean.
*Hèm o, ho ro, &c.*

Théid a thiormachadh air bràighe
Gàradh-càil air am bi barran.
*Hem o, ho ro, &c.*

Mur tig e 'm ionnsaidh an tàilear,
'S nàr dha e 's gu'n tug sinn bean da.
*Hem o, ho ro, &c.*

'S ann an sin a théid mo chòmhdach
Leis a' chlòimh a rinn mi thional.
*Hem o, ho ro, &c.*

Gur mise tha gu dubhach
Ri cumha do 'n chaora cheannionn;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S beag an t-ioghnadh dhomh bhi duilich,
Mulad a bhi orm a's faran;
*Hem o, ho ro, &c.*

'Nuair a shuidheas mi air tulaich,
'S turaman a bhi air m' aire,
*Hem o, ho ro, &c.*

A' cuimhneachadh coltas na caorach
Nach robh h-aogas anns an fhearan:
*Hem o, ho ro, &c.*

Bha i riabhach, 's bha i lachdunn,
Bha i caisionn, 's bha i ceannionn;
*Hem o, ho ro, &c.*

Bha i croidhionn, 's bha i bòtach;
Bha geal mòr air bàrr a' breamain.
*Hem o, ho ro, &c.*

'Nuair théid mi shealltainn nan caorach,
Ionndranaidh mi chaora cheannionn;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S miste mi gu'n d'rinn i m' fhàgail,
'S b'fheairrde mi 'm fad 'sa dh'fhan i;
*Hem o, ho ro, &c.*

Cha do leig i riamh fàilinn
Ann am' fhàrdaich, fhad 'sa mhair i;
*Hem o, ho ro, &c.*

'Nuair a rachainn chum na h-àiridh,
Chuireadh i na tràthan tharum;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S ro mhath thogadh i na pàisdean,
Bhiodh iad sàthach 'nuair bu mhath leam.
*Hem o, ho ro, &c.*

'S mise bha air bheagan saoithreach
'M fad 'sa bha mo chaora maireann:
*Hem o, ho ro, &c.*

O'n a thàinig ceann a saoghail,
'S éigin domh bhi daor 'sa cheannachd.
*Hem o, ho ro, &c.*

Gu'm bu slàn do'n chàta' chaorach,
As an d' thàin' a' chaora cheannionn;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S an tè o'n d'fhuair mi i 'n toiseach,
'S ro math choisinn i mo bheannachd.
*Hem o, ho ro, &c.*

Beannachd leis an rud a dh'fhalbhas;
Cha n-e 's fhearr dhuinn ach na dh'fhanas;
*Hem o, ho ro, &c.*

'S fhearr bhi cridheil leis na dh'fhuireas,
Na bhi tùrsach mu na chailleas.

## ORAN LUAIDH NO FUCAIDH.

LUINNEAG.

*Hò rò gu'n togainn air hùgan fathasd,*
*Hò rò ió mu'n téid mi laidhe;*
*Ho ro gu'n togainn air hugan fathasd.*

TOGAMAID fonn air luadh a' chlòlain;
Gabhaidh sinn ceòl, a's òrain mhatha.
Hò rò gu'n togainn, &c.

B' fheairrd' an clò bhi chòir nan gruagach,
A dheanadh an luadh le'n lamhan;
Hò rò gu'n togainn, &c.

'Nuair a thionndas iad air cléith e,
Chluinnte fuaim gach te dhiù labhairt.
Hò rò gu'n togainn, &c.

Orain ghrinne, bhinne, mhìlse,
Aig na rìbhinnean 'gan gabhail;
Hò rò gu'n togainn, &c.

Luinneag ac' air luadh an eudaich,
Sunntach, saothrachail, ri mathas.
Hò rò gu'n togainn, &c.

Thogamaid fonn gu cèol-mhor, aotrom
Air a' chlò bu daoire dathan.
Hò rò gu'n togainn, &c.

An clò brionnach, ballach, ciatach,
Triuchanach, stiallagach, gathach;
Hò rò gu'n togainn, &c.

An clò taitneach, băsach, bòisgeil,
Laiste, daoimeanach, 's e leathann.
Hò rò gu'n togainn, &c.

Gu'm bu slàn a bhios na caoirich
Air an d' fhàs an t-aodach flathail.
Hò rò gu'n togainn, &c.

Beannachd aig an làimh a shnìomh e,
'S i rinn gnìomh na deagh bhean-taighe:
Hò rò gu'n togainn, &c.

'S ann is coltach ris an t-sìd' e,
Dh' fhàg i mìn e, 's rinn i math e,
Hò rò gu'n togainn, &c.

Snàth cho ruithinn ris na teudan,
'S e cho réidh 'sa dh' fheudte shnaitheadh:
Hò rò gu'n togainn, &c.

Cha robh pluc, no meall, no gaog ann,
No gìog chaol, no sliasaid reamhar.
Hò rò gu'n togainn, &c.

'Nuair a théid an clò a'n mhàrgadh,
'S ni 'n t-airgead air an rathad.
Hò rò gu'n togainn, &c.

Cha bhi slat a sìas o chrùn deth,
Miann gach sùl e anns an fhaidhir.
Hò rò gu'n togainn, &c.

Cha bhi suiridhich' anns an dùthaich
Nach bidh 'n dùil ri pàirt deth fhaighinn.
Hò rò gu'n togainn, &c.

'S ann a tha 'n toil-inntinn aodaich
Aig na daoin' a bhios 'ga chaitheadh.
Hò rò gu'n togainn, &c.

Thogainn am fonn a dh'iarradh pòitear,
A s luaidhinn an clò bu mhiann le mnathan.
Hò rò gu'n togainn, &c.

'S olc an obair luadh no fùcadh,
Ma bhios tùchadh oirnn le padhadh.
Hò rò gu'n togainn, &c.

Chuireadh e sunnt air muinntir òga,
Suidheadh mu bhòrd ag òl gu latha.
Hò rò gu'n togainn, &c.

Puinse le glaineachan làna,
Deochana-slàinte 'gan gabhail ;
Hò rò gu'n togainn, &c.

Greis air fìon, a's greis air branndai,
Greis air dràm do'n uisge-bheatha ;
Hò rò gu'n togainn, &c.

Greis air fìdhleireachd 's air dàmhsa,
Greis air canntaireachd 's air aighear.
Hò ro gu'n togainn, &c.

'Nuair théid stàirn an àird an aodainn,
'S ro mhath 'n t-àm do dhaoine laidhe.

## ORAN DHUNEIDEANN.

S'E baile mòr Dhunéideann
A b'éibhinn leam bhi ann,
Aite fialaidh farsuinn,
A bha tlachdmhor anns gach ball;
Gearasdan a's bataraidh,
A's rampairean gu teann,
Tighean mòr a's caisteal,
Anns an tric ann d' stad an càmp.

'S tric a bha càmp rìoghail ann,
'S bu rìomhach an luchd-dreuchd;
Trùp' nan srann-each lìonmhor,
Gu dìleas air a' gheard:
Bhiodh gach fear cho eòlach
'S na h-uile seòl a b'fhearr,
Na fleasgaich bu mhath fòghlum
A' dhol an òrdugh blàir.

'S iomadh fleasgach uasal ann,
A bha gu suairce, grinn,
Fùdar air an gruagan,
Suas gu bàrr ann cinn;
Leadainn dhonna dhualach
'Na chuachagan air snìomh;
Bàrr dosach mar an sìoda,
'Nuair lìogadh e le cìr.

'S mòr a tha do bhain-tighearnan
A null 'sa nall an t-sràid,
Gùntaichean do'n t-sìoda orr',
Ga'n slìogadh ris a' bhlàr;
*Stòise* air na h-ainnirean
Ga'n teannachadh gu h-àrd.

Buill-mhais air eudain bhòidheach,
Mar thuilleadh spòrsa dhaibh.

Na h-uile te mar thigeadh dh'i,
Gu measail a' measg chàich,
Uallach, rìomhach', ruibeanach,
Cruinn, mìn-geal, giobach, tlà ;
Trusgan air na h-òigheanan,
Ga'n còmhdachadh gu làr ;
Bròg bhiorach, dhìonach, chothromach,
'S bu chorrach leam a sàil.

'Nuair chaidh mi stigh do'n abailte,
Gu'm b'ăit an sealladh sùl
Bhi 'g amharc air na dealbhannan,
Rìgh Fearaghus ann air thùs ;
A nis' o'n rinn iad falbh uainn,
Tha Alba gun an crùn ;
'S e sin a dh'fhàg na garbh-chrìochan
'S an aimsir so á cùirt.

Bi lòchrain ann do ghlaineachan,
A's cainneal anns gach àit,
A meudachadh an soillearachd,
Gu sealladh a thoirt daibh ;
Cha lughadh 'n t-aobhar éibhneis,
Cluig-chiùil ga'n éisdeachd ann,
'S gur binne na chuach chéitein iad,
Le'n foragan éibhinn àrd.

Bi farrum air na *coitseachan*,
Na'n trotan a's na'n deann,
Eich nan cruaidh cheum socrach,
Cha bhiodh an coiseachd mall ;
Cùrsain mheamnach, mhireanach,
A b'airde, binneach, ceann ;

Cha n-e an fraoch a b'innis daibh,
Na firichean nam beann.

Is ann an *Clous na pàrlamaid*
A chi mi thall an t-each,
Na sheasamh mar a b'àbhaist da,
Air lòm a' chàbhsair chlach ;
Chuir iad srian a's diallaid air,
'S e'n Rìgh a tha n'a ghlaic,
D'an robh còir na rìoghachd so,
Ge d' dh'ìobair iad a mhac*:

Tha tigh mòr na *pàrlamaid*
Air àrdachadh le tlachd,
Aig daoine-uailse ciallach,
Nach tug riamh ach a' bhreth cheart ;
Tha breitheanas air thalamh ann,
A mhaireas 's nach téid as,
Chum na thoill e chrochadh,
'S thig na neo-chiontaich a mach.

A's chunna' mi tigh-leigheis ann
Aig léigheannan ri feum,
A' dheanadh slàn gach dochartas
A bhiodh an corp no'n crè ;
Aon duine bhiodh an eu-slainte,
No'n freasdal ris an léigh,
B'e sin an t-àite dleasanach,
Gu' theasairgean o 'n eug.

Tha Dunéideann bòidheach
Air iomadh seòl na dhà,
Gu'n bhaile anns an rìoghachd so
Nach deanadh strìochdadh dha ;

---

* King James VII. was the brother of Charles II. whose statue is here described.

A liughad fear a dh'innsinn ann
A bheireadh cìs do chàch,
Daoin-uaisle casg an ìota,
Ag òl air fìon na Spàinnt'.

Ge mòr a tha do dh' astar
Eadar Glascho agus Peairt,
Is cinnteach mi ged' fhaicinn
Na tha dh' aitreabh ann air fad,
Nach eil ann is taitniche
Nan abait a's am *banc*,
Na tighean mòra rìomhach,
'Am bu chòir an rìgh bhi stad.

---

## ORAN DO DH-IARLA BHRAID-ALBANN.

AIR FONN.—"*Gum b'eil mo ghràdh air an tàilear acuineach.*"

DEOCH-SLAINT' an Iarla
Cuir dian 'n-ar caramh i,
'S ma gheibh sinn làn i,
Gu'm fàg sinn falamh i,
'Nuair thig i oirnne
Gu'm bi sinn ceòlmhor,
'S gu'n gabh sinn òrain
Ga h-òl gu farumach.

'S e'n t-armunn suairce
A ghluais á Bealach leinn,
'S na sàr dhaoin-uaisle
R'a ghualainn mar ris ann;
O'n dh'éirich sluagh leat
Gu feum 'sa chruadal,
A réir do dhualchais
Bidh buaidh a dh'aindeoin leat.

Gur deas am fiùran
Air thùs nan gallan thu,
'S cha ghabh thu cùram
Roimh ghnùis nan aineolach;
Le d' chòmhlain ùra
'S thu féin da'n stiùradh,
A's fir do dhùthcha
Ri d' chùl mar bharantas.

'S tu ceann na riaghailt
A tha ciallach, carthranach,
Na daoin a thriall leat
Gur briagh am pannal iad;
'S tu thog na ciadan
Do shliochd nam Fianntan.
'S an àm a' ghnìomha,
Bu dian 'sa' charraid iad.

Ma thig na Fràngaich
A nall do'n fhearann so,
Bheir sinn tràth dhaibh
Cean-fàth an aithreachais;
Théid cuid gu bàs dhiu,
'S cuid eile bhàthadh,
Mu'm faigh iad bàta,
'S mu'm fàg iad thairis sinn!

O'n fhuair sinn gunnachan,
Gu'r ullamh, ealamh, iad,
'S cha n-eil gin uile dhiù
Nach freagair aingeal duinn,
Cha-n fhaic na curaidhean
Dol sìos na chunnart dhaibh;
'S gur rìoghail, urramach
A dhìoladh falachd iad.

'Nuair théid gach treun fhear
'Na éideadh ceannartach,
Le'n armaibh gleusta
Cho geur 's bu mhath leinn iad,
Bithidh iomadh creuchdan
Le'm builibh beumnach,
Cha leigheas léigh iad,
'S cha ghléidh e'n t-anam riu.

'S i sin a' gharbh bhratach,
A dh' fhalbh o'n bhaile leinn,
'S iad fir Bhraid-Albann
Gu dearbh a leanas i,
Fir ùra, chalma,
A tha lùghmor, meamnach,
Ma dhùisgear fearg orra,
'S mairg a bheanas dhaibh.

Tha connspuill àraidh
A bràigh Ghlinn-fallach leinn,
A fhuair buaidh-làrach
'S gach àit 'n do tharruinn iad,
Le luchd an làmhaich
Ri uchd an nàmhaid,
Bithidh cuirp 'san àraich
Air làr gun charachadh.

Cuid eil an phàirti,
Gu dàn le fearalachd,
Théid lìonmhor, làidir
'San àit a gheallas iad;
Fir shunntach, dhàicheil,
A grunnd Earr'-ghaidheal,
Nach diùlt 's na blàraibh
Le làmhach caithriseach.

Na h-Urachaich eireachdail
Le'n urachair sgalanta,
Cuir suas nam peilearain
Nach cualas mearachdach,
'S iad buaghar, iomairteach
'S cha dualchas giorag dhaibh,
'S an ruaig cha tilleadh iad,
'S gur cruaidh le'n lannan iad.

Na h-uaislean Eileanach,
'Sann uainn nach fanadh iad,
'S fir chuairteach' beinne iad,
'S air chuan na 'm maraichean;
Luchd bhualadh bhuilean iad
'S a fhuair an t-urram sin,
A's fuaim an gunnaireachd
Cho luath ri dealanaich.

'S ann tha ar nàimhdean
'San àm so amaideach,
'S a mhisneach àrd tha 'n-ar ceann,
'S a dh'fhanas ann;
Tha 'n rìgh ag earbsadh
Gu'n dìol sinn argmaid,
Le strì na h-armailt
Mar dhearbh ar n-athraichean.

'Nuair thog iad stròl,
'S na fir mhòra tarruinn ris,
'S o'n fhuair iad eòlas
Air fòghlum cabhagach,
Cha-n fhaicear còmhla
Do ghaisgich òga,
Am feachd Rìgh Deòrsa,
Aon phòr thug barrachd orr'.

Tha'n Sàmhradh blàth ann
O'n dh'fhàg an t-earrach sinn,
Ma ni sinn càmp
'S e bhios ann dhuinn fallaineachd:
Tha nì air gleanntaibh,
Cha bhi sinn gann dhiù,
'S gur lìonmhor Gall
Tha cuir àird air aran duinn.

'S e'n togail inntinn
Cho grinn 'sa b'aithne dhomh,
Bhi'n cùirt an Rìgh
Gu'n bhi strì ri sgalagachd;
Cha dean sinn feòraich
Air tuilleadh stòrais,
'S cha teirig lòn dhuinn
R'ar beò air gearasdan.

---

## ORAN DO REISEAMAID BHRAID-ALBANN.

LUINNEAG.

*H-ò ri il, h-ò rò a,*
*H-u û il, hò-ré,*
*Is h-é h-illin h-ò rò a,*
*H-ò hi urabh h-ò-ré.*

'S ann a b'aighearach sinne
Mu'n ionad so an dé,
Air tràigh Obair-Readhain
Ag amharc na réis.
*H-o ri il, h-o ro a, &c.*

Bha na pìobairean ullamh,
'S bha 'n druma na gleus,

Na féideagan ceòlmhor
  Gu bòidheach ri beus.
    *H-o ri il, h-o ro, &c.*

Sinn a'g òl do dheoch làidir
  Na b'fheairrde sinn féin,
Los nach faigheamaid masladh
  Tighinn dachaigh 'n-ar céill.
    *H-o ri il, h-o ro, &c.*

Deoch-slàinte 'n-ard chòirneil
  Tha oirnne gu léir,
Gu'm pàigh sinn gu deònach,
  'S gu'n òl sinn gu réidh.
    *H-o ri il, h-o ro, &c.*

'S ann fhuair e na fiùrain
  'Na dhùthchanaibh féin,
Tha cruaidh an àm rùsgaidh
  Air chùl nan arm geur :
    *H-o ri il, h-o ro, &c.*

'S le'n gunnachan dù-ghorm
  A's spuir ùra na'n gleus,
An àm losgadh an fhùdair
  Cha diùltadh aon té.
    *H-o ri il, h-o ro, &c.*

Bha'n suaicheantas àraid,
  A's na h-àrmuinn da' réir.
Bréid sròil ri crann-ard,
  A's torc làidir nach géill.
    *H-o ri il, h-o ro, &c.*

'Nuair sgaoileadh a' bhratach,
  A's sàr ghaisgich 'na déigh,

Bu mhath an tùs feachd iad
Thabhairt mach an *ratreut.*
*H-o ri il, h-o ro, &c.*

'S ann a théid na fir ùra
Gu siùbhlach gu feum,
A's iad uasal 'nan giùlan,
'S bu lùghor an ceum.
*H-o ri il, h-o ro, &c.*

Bu bhòidheach ra'm faicinn
Air faiche ghlan réidh,
Na fir òga le'm breacain
Air am preasadh an fhéil'.
*H-o ri il, h-o ro, &c.*

'S mairg nàmhaid a thachradh
Air na lasgairean treun;
Gleidhidh cruadal nan Gàidheal
Buaidh-làraich dhaibh féin.

---

### ORAN NA GASAID.

#### LUINNEAG.

*'S trom ar cridhe ma's fìor a' ghàsaid,*
*'S muladach 's muladach tha sinn;*
*'S trom ar cridhe ma's fìor a' ghàsaid!*

'S muladach an sgeul a fhuair sinn
Moch Di-luain ann an Ceann-Phàdruig;
*'S trom ar cridhe, &c.*

'S muladach bhi fàgail Dheòrsa,
O'na chuir e mòid am pàigheadh.
*'S trom ar cridhe, &c.*

'S muladach ma théid ar sgaoileadh
'S gur e ar gaol bhi mar tha sinn.
*'S trom ar cridhe, &c.*

Ma théid sinn gu obair tuatha,
Cromaidh ar guaillean ri àiteach.
*'S trom ar cridhe, &c.*

'S mòr 's fearr bhi 'n-ar daoin'-uailse
Tarruinn suas anns a' bhatàilion.
*'S trom ar cridhe, &c.*

'S aighearach bhi'n càmp an Rìgh,
A' seasamh na rìoghachd gu làidir;
*'S trom ar cridhe, &c.*

Cumail eagail air na Fràngaich,
Fhad 's a bhios ceann air a' phràbar
*'S trom ar cridhe, &c.*

Ged' is iomadh gnìomh a rinn sinn,
'S e'n t-saigdearachd a rinn stàth dhuinn.
*'S trom ar cridhe, &c.*

'S binn leam an druma ri'm chluasaibh,
'Nuair a bhualas an trath-bhàilidh.
*'S trom ar cridhe, &c.*

'S éibhinn an sealladh a' bhratach,
'S na fir ùr 'ga faicinn sàbhailt.
*'S trom ar cridhe, &c.*

'S bòidheach ar gunnachan glasa,
'S ar còtaichean daithte màdair.
*'S trom ar cridhe, &c.*

Cha n-eil sinne 'g iarraidh sìochaidh
Gus an cìosnaich sinn ar nàmhaid.

## ORAN A' CHAMPA.*

### SA' BHLIADHNA.—1798.

Tha sgeul ùr 'san àm so
  Taobh thall Drochaid-duinn,
Leinn a b' aighearach bhi ann
  'Nuair a chàmpaich iad cruinn;
Dol a dh'Eirinn a null
  Cha diùlt sinn a chaoidh,
Ma bhios *Hay* air ar ceann,
  Ciod an call thigeadh ruinn.
Ciod an call thigeadh ruinn,
  Ciod an call thige ruinn,
Ma bhios Hay air ar ceann,
  Ciod an call thigeadh ruinn.

'S ann théid sin gu'n fhèaradh
  Do dh' Eirinn air thùs,
'S e ar 'n éibhneas gu léir
  Mar a dh'éirich do'n chùis,
Bidh ar 'n oichearan treubhach
  Na'n éideadh gu dlù,
'S na saighdearan gleusda
  Gu feum air an cùl.
      Gu feum air an cùl, &c.

Na Braid-Albannaich chàlma,
  'S na h-Earra-ghaidhlich ùr',
Tha sibh ainmeil an Alba,
  Le'r 'n armailt air thùs;

---

* The tune of the above song is something similar to the air of "*Sae will we yet*," *&c.*

Thug an Rìgh dhuibh an tairgse
  Chur meamna 'n ar gnùis,
Tha e earbsach gu'm falbh sibh
  'S gu'n dearbh sibh an cliù.
    'S gu'n dearbh sibh an cliù, &c.

Ma tha duin' anns nach eil àrdan
  'Sa chàmp so gu léir,
Nach imich leis na càirdean
  An àm dol am feum,
Ciod a dheanadh càch ris,
  Ach fhagail na'n déigh,
Bhi 'na thàmh aig a' mhàthair,
  An àite leis féin.
    An àite leis féin, &c.

'S ann againn tha na Gàidheil,
  Théid dàn anns an ruaig,
Na fir làidir, dhàicheil
  A b'àbhaist bhi cruaidh;
Théid sinn do Phort-phàdruig,
  Cha chàs leinn a luaths,
Moch an là'r'n-mhàireach
  Gun dàil air a' chuan.
    Gu'n dàil air a' chuan, &c.

'Nuair théid na loingeis bhréid-gheal
  An Eirinn air tìr,
Ciod a ni na Reubail
  A dh'éirich 'san strì?
Teicheadh as a' chéile
  'S ratreut orra sìos,
Bhi na'n éigin a's feum ac'
  Air réite 's air sìth.
    Air réite 's air sìth, &c.

## ORAN DO'N INBHIR.

OIDHCHE dhomh' san Inbhir,
Bha lighe mhòr an Cona-ghlais,
'S fhad a chual iad iomradh
Mu'n irioghail anns do thachair mi.
'S fhad a chual iad iomradh
Mu'n irrioghail anns do thachair mi.

Ghabh mi tàmh air thùs
Ann an seòrs' do thigh ùdlaidh,
A's rinn mi suidhe sùmhail
Gus 'n do mhùth mi cairtealan.
A's rinn mi suidhe, &c.

'Nuair thàinig àird na gealaiche,
Sin an t-àm an d'fhairich mi,
Gu'm b'éigin domh bhi carachadh
A dh' ionnsaidh 'bhaile b'fhaigse dhomh.
Gu'm b'éigin domh, &c.

Bha druim an taighe rùisgte,
Bha snighe feadh an ùrlair,
Bha grìosach bheag a's mòran smùid,
'San sùilean duinnt' aig pacarais.
Bha grìosach bheag, &c.

Bha nighean Iain-bhuidh' air thùs ann,
Cha b'ann a bhuidhinn cliù dh'i;
Cha bhuineadh i do'n dùthaich,
Ged' thug i diùthadh fasain ann.
Cha bhuineadh i, &c.

Com nach d'fhan i bh'uainne,
'S i dheanamh mar bu dual d'i,
Tàmh am bothan suarach,
'S na cuarain mu na casan aic'?
Tàme am bothan, &c.

Ciod e rinn spòrsail, uallach i,
Caileag bhochd an tuarasdail?
Gun fhòghlum ach a' bhuachailleachd;
'S ann fhuair e buain na cartach i.
Gu'n fhoghlam ach, &c.

'S math an t-aobhar ghàire
Luchd-fanaid 's făl-a-dhà i,
Cha n-eil i gabhail nàire
Ged chitheadh càch a' marcachd i.
Cha n-eil i gabhail, &c.

'S am fear tha laidhe ra' taobh,
Cha n-eil dàimh aig Clann-an-t-Saoir ris,
Na'm buineadh e d'an daoine,
B'ann daonnan a thoirt masladh dhaibh.
Na'm buineadh e, &c.

Cha deach e ri Clann-Dùghaill,
O'n tha e coimheach, brùideil,
Bithidh a dhorus dùinte,
'S dùblaidh e na glasan air.
Bithidh a dhorus, &c.

Tha Clann-na-Cèairde sgìth dheth
Ged' tha iad làidir, lìonmhor,
Am fad is beò 'san fhìonan e,
Tha craobh chrìonaich aca-san.
Am fad is beò, &c.

O'n is Cinneach, càirdeil, carthannach,
A bhos a's thall an Gall-thaobh iad,
'S e'n call daibh nach do chailleadh
Am fear ud mu'n do bhaisdeadh e.
'S e'n call daibh, &c.

Is coltach e measg chàich
Ri iteodha ann an gàradh,
A mhilleas rùm gu fàs
Air na luibhean blàth is taitniche.
A mhilleas rùm gu, &c.

Coimeasaidh luchd-eòlais
Ri foichearain an òtraich e,
Ged' chinn e'n toiseach bòidheach,
'S e'm pòr e nach dean abachadh.
Ged' chinn e'n, &c.

Nighean Iain-bhuidhe 's Calum ud,
'S i'n uaisle 'n rud nach aithne dhaibh,
Ise na fìor-chaille,
'S e'n dù'-bhallach a' tha'n taice ri.
Ise na fior-chaille, &c.

O'n tha iad gruamach, iargalta,
Cha d'fhuair iad cliù nam biataichean,
Cha chualas duine riamh
Fhuair fialachd anns an asdail ud.
Cha chualas duine, &c.

Cha-n fhuirich na daoin'-uails' aca,
'S cha-n fhuilig iad na tuathanaich;
'S muladach na chual' sinn,
Nach eil buaidh 'n taice riu;
'S muladach na chual', &c.

Tha triùir le beusan docharach,
Gu'n spéis, iad féin 'san crochadair ;
Cha n-éibhinn leis na bochdan iad,
'S cha docha leis na beartaich iad.
Cha n-éibhinn leis, &c.

Tha diomb nan càirdean daonnan ac',
Tha 'n nàimhdean far nach saoileadh iad ;
Tha fuath aig sluagh an t-saoghail orra,
'S cha n-eil gaol aig neach orra.
Tha fuath aig sluagh, &c.

'S truagh an t-ainm a dh' fhàgas iad,
Cha choltach iad ri'm pàrantan ;
Mo dhùil nach lean am pàistean
A' chuid is tàir an fhasan ud.
Mo dhùil uach lean, &c.

Chunna' sinn an toiseach iad,
Gun mheas, gun chliù, gun fhortan,
An àros tàireil, gortach,
'S i bhochdain a bha'n tasgaidh ann.
An àros tàireil, gortach, &c.

Na bhuannaich iad air barganaibh,
A' toirt char á sluagh le cealgaireachd,
Mar a fhuaras, falbhaidh e ;
Cha-n fharmadach am beartas e.
Mar a fhuaras, &c.

Fhuair mi orra dearbhadh
Gu'n spothadh iad na dearganan,
A dh' fheuchainn 'm faigh iad airgead
'Sa mhargadh air na clachan ac' !
A dh' fheuchainn, &c.

'S grunndail, cruaidh mu'n t-saoghals' iad
Cunntaidh iad na faochagan,
A chionn gur făs' an sgaoileadh,
Na'm faotainn air na cladaichean.
A chionn, gur făs', &c.

'S iad luchd a' chridhe chrìn,
Tha deante ris a' mhì-thuireachd,
Na'n cuirte bharr na crìche iad,
Bha'n tìr so air a gărt-ghlanadh.
Na'n cuirte bharr, &c.

Chì sinn fhathasd a' chàraid
'S na drumachan ra'm màsaibh,
Gu'n cuir a *Bharabadoes*,
Cun ghin gu bràth thigh'n dachaigh dhiù.
Gu'n cuir a, &c.

---

### CEAD DEIREANNACH NAM BEANN.

Bha mi 'n dè * 'm Beinn-dòrain,
'S na còir cha robh mi aineolach,
Chunna' mi gleanntan
'S na beanntaichean a b'aithne dhomh ;
Be sin an sealladh éibhinn
Bhi 'g imeachd air na sléibhtibh,
'Nuair bhiodh a' ghrian ag éiridh,
'Sa bhiodh na féigh a' langanaich.

'S aobhach a ghreidh uallach,
'Nuair ghluaiseadh iad gu farumach,
'S na h-éildean air an fhuaran,
Bu chuannar na laoigh bhallach ann ;

* 19th September, 1802.

Na maoislichean 's na ruadh-bhuic,
Na coilich dhubh a's ruadha,
'S e'n ceòl bu bhinne chualas
'Nuair chluinnt' am fuaim 'sa' chamhanaich.

'S togarrach a dh' fhalbhainn
Gu sealgaireachd nam beallaichean,
Dol 'mach a dhìreadh garbhlaich,
'S gum b'anmoch tigh'nn gu baile mi;
An t-uisge glan 'sam fàileadh
Th'air mullach nam beann àrda,
Chuidich e gu fàs mi;
'S e rinn domh slàint a's fallaineachd.

Fhuair mi greis am' àrach
Air àireanaibh a b' aithne dhomh,
Ri cluiche, 's mire, 's màran,
'S bhi'n caoimhneas blàth nan caileagan;
Bu chùis an aghaidh nàduir,
Gu'm maireadh sin an dràst ann,
'S e b' éigin bhi d'am fàgail
'Nuair thàinig tràth dhuinn dealachadh.

'Nis o'n bhuail an aois mi,
Fhuair mi gaoid a mhaireas domh,
Rinn milleadh air mo dheudach,
'S mo léirsinn air a dalladh orm;
Cha n-urrainn mi bhi treubhach,
Ged' a chuirinn feum air,
'S ged' bhiodh an ruaig am' dhéigh-sa,
Cha dean mi ceum ro chabhagach.

Ged' tha mo cheann air liathadh,
'S mo chiabhagan air tanachadh,
'S tric a leig mi mial-chù
Ri fear fiadhaich, ceannartach;

Ged' bu toigh leam riamh iad,
'S ged' fhaicinn air an t-sliabh iad,
Cha téid mi 'nis' ga'n iarraidh
O'n chaill mi trian na h-analach.

Ri àm dol anns a' bhùireadh,
Bu dùrachdach a leanainn iad,
'S bhiodh uair aig sluagh na dùthcha,
Toirt òrain ùra 's rannachd dhaibh :
Greis eile mar ri càirdean,
'Nuair bha sinn anns na càmpan,
Bu chridheil anns an àm sinn ;
'S cha bhiodh an dràm oirnn annasach.

'Nuair bha mi 'n toiseach m' òige,
'S i ghòraich a chum falamh mi ;
'S e fortan tha 'cur oirnne
Gach aon ni còir a' ghealladh dhuinn ;
Ged' tha mi gann a stòras,
Tha m' inntinn làn do shòlas,
O'n tha mi ann an dòchas
Gu'n d'rinn nigh'n Deòrs' an t-aran domh.

Bha mi 'n dè 'sa'n aonach,
'S bha smaointean mòr air m' aire-sa,
Nach robh 'n luchd-gaoil a b'àbhaist
Bhi siubhal fàsaich mar rium ann,
'S a' bheinn is beag a shaoil mi,
Gu'n deanadh ise caochla ;
O'n tha i 'nis' fo chaoirich,
'S ann thug an saoghal căr asam.

'Nuair sheall mi air gach taobh dhiom,
Cha-n fhaodainn gun bhi smalanach,
O'n theirig coill' a's fraoch ann,
'S na daoine bh'ann, cha mhaireannn iad ;

Cha n-eil fiagh r'a shealg ann,
  Cha n-eil eun no earb ann.
'M beagan nach eil marbh dhiù,
  'S e rinn iad falbh gu baileach ăs.

Mo shaoraidh leis na frìthean,
  O's mìorbhailteach na beannan iad,
Le biolair uaine a's fìr-uisg,
  Deoch uasal, rìomhach, cheanalta,
Na blàran a tha prìseil,
  'S na fàsaichean tha lìonmhor,
O's àit' a leig mi dhiom iad,
  Gu bràth mo mhìle beannachd leo!

---

### ORAN DO CHARAIDE TAILEAR AIR SON CUAIRT SHUIRIDH.

Tha sinn triùir ghillean sa' bhaile so,
Mis' agus Alasdair, 's Pàdruig,
'S muinntir na tìre ag aithris
Gun deachaidh sinn baileach o stàth;
Na gruagaichean laghach 'bha mar ruinn,
An deigh am mealladh aig càch,
Gach òidhche 'bhios iad ri faire,
Cha bhi iad gun fhear air an sgàth!

'S e Dòmhnull an t-òganach giobach,
'S ann aig 'a bha mhisneach a b'fhearr,
'S e chuireadh an căr dheth gu sgiobalt,
'S a rachadh a chlisgeadh 'nan dàil,
'S ann a dh'iomradh e teaghair a's ciopan
Nach b'urrainn e bhristeadh gu bràth
'S gu'n cumar e mar ris na bocaibh
O'n bhios e ri sodradh gun tàmh!

Tha fleasgach aig Pàra Mac-Bheathain
'Se 's braise is aithne dhom 'm eòlas,
Tha e cho déidheil air mnathan
'S nach feud e laidhe 'na ònar;
Shiùbhladh e 'n oidhche gun latha
Do dh' àit' anns am faigheadh e pògan,
'S dheanadh a cluiche gu bhriagraich
Cuidear ri nigheagan òga.

Gu brìodalach, beulanach, cùirteil,
Ri sùgradh gu siobhalta, bàigheil,
Am mistir ag euladh 'sna cùiltean,
'S e rùradh gu h-iosal fo mhàgan,
Le criotachadh tearainnte, rùnach,
'S e dlùthachadh rithe gu dàna;
'S ma chaidh e san àm air a ghlùinean
Cha b'ann ris na h-ùrnaighean 'bha e.

Ruigidh e bothan na faire,
'S e an t-àite bu mhath leis bhi tàmh,
Laidhidh e teann air a' bhanaraich,
'S i sud leannan a ghràidh,
Dheanadh i chriotachadh tairis,
Is chuireadh i thairis a làmh,
'S 'nuair a theannas e rithe le farum
Gu'n cumadh iad caithris air càch!

S e ludragan paidseach na bleide,
An ceigean maol, odhar, gun stàth,
A thàinig a shuiridh cho beadaidh,
Do dh'àit' an robh fleasgaich a b'fhearr;
'S ann a thoill e chuir air t-seisean
Mu'n chleasachd o'n chaidh i os n-aird,
'S am brangas a theannadh ri pheirclibh,
'S gùn odhar na h-eaglais thoirt dha.

## AOIR AN TAILEAR AN EIRIG ORAIN A RINN ESAN AN AOBHAR A CHARAID.*

A Dhòmhnuill bhàin Mhic-O-Neacain
Tha 'n droch nàdur a d' phearsa,
Cha ghnàthaich thu 'n ceartas,
Gus am bàsaich thu 'n pheacadh,
'S mairg àit' anns na thachair,
Am ball-sampuill gun chneastachd,
'A rinn gràineil an sgaiteachd ud oirnn.
'A rinn gràineil an sgaiteachd, &c.

Fhir a thòisich ri ealaidh,
Bha thu gòrach a d' bharail,
'Ga seòladh am' charamh,
'S gun mi t' fheòraich, no t'fharraid,
Chuir thu sgleò dhiot is fanaid,
Cò dhiù 's deòin leat no's aindeoin,
Tha mi 'n dòchas gu'm faigh thu do leòir.
Tha mi 'n dòchas gu'm faigh thu, &c.

Dhomhsa b'aithne do bheusan;
Tha thu aineolach, beumnach,
Is do theangadh mar reusar,
Le tainead 's le géiread,
Thug thu deannal dhomh féin d'i,
O's ann agad tha 'n eucoir,
C'om nach pàidhinn thu 'n éirig do sgeòil?
C'om' nach pàidhinn thu, &c.

---

* There is some sharp wit in the song above referred to, composed by the Tailor; it is to the Tune of "*Gille nan car*," and begins thus:—

"Gum b' fhearr gu tarruinn bathainn thu
Na leagadh damh na cràice."

'S tu chraobh ghrodlaich air crìonadh,
Làn mosgain, a's fhìonag,
A dh'fhàs croganach, ìosal,
Goirid, crotach, neo-dhìreach,
Stoc thu togairt do'n ghrìosaich,
A thoill do losgadh mar ìobairt,
Leig thu 'n Soisgeul air di-chuimhn' gu mòr.
Leig thu 'n Soisgeul air di-chuimhn', &c.

Bu bheag an diùbhail e thachairt
An là thùr thu na facail,
Da phund agus cairteal
Do dh'fhùdar cruaidh, sgairteil,
A bhi a d'bhroinn air a chalcadh,
'S bhi 'gad sgàineadh le maitse,
Gus am fàsadh tu t' ablach gun deò.
Gus am fàsadh tu t' ablach, &c.

'S blìonach ruidhinn gun fheum thu,
Ge do bhitheadh tu 'm féithe,
Coin is fithich ga d' theumadh,
Cha bhiodh an dìol béidh ac'.
'S tric thu teann air 'na h-éibhlean,
Bhreac do shuimeir gu t'éislich,
Blàth an tein' air do shléisean gu mòr.
Blàth an tein' air do shléisean, &c.

O' nach tàilear is fhiù thu,
Chuir càch ás a' chùirt thu;
Bi'dh tu ghnà anns na cùiltean,
A' càradh nan lùireach,
Bu tu asainn nan clùdan,
'S tric a shuidh thu 'san smùraich,
'Nuair a bhithinns' air cùl fir nan cròc.
'Nuair a bhithinns' air cùl, &c.

'S e do choltas r'a innseadh,
Fear sop-cheannach, grìmeach,
Gun bhonaid, gun phìorbhuic,
Gun bhad-mullaich, gun chìrean,
Lòm uil' air a spìonadh,
Car gu t'uilinn a sìos ort,
Stràc na dunach do'n sgrìobaich mud' cheòs.
Stràc na dunach do'n sgrìobaich, &c.

'S iomadh àit' anns na thachair,
An tàilear Mac-Neacain,
Eadar Albainn a's Sasunn,
Bailtean margaidh a's machair;
'S tric a shealg thu air praisich,
O nach d' fhalbh thu le clapa,
Chaoidh cha mharbh e duin' aca do'n t-slògh.
Chaoidh cha mharbh e duin' aca, &c.

'S duine dona gun mhios thu,
Dh'fhàs gun onair gun ghliocas,
Fear gun chomas gun bhriosgadh,
Chaill do spionnadh 's do mhisneach,
Leis na rinn thu do'n bhidseachd,
Bu tu 'n slaighteara misgeach,
'S cian o'n thoill thu do chuipeadh mu'n òl.
'S cian o'n thoill thu do chuipeadh, &c.

'S iomadh ceapaire ròmais,
Rinn thu ghlacadh a' d' chrògan,
Is bhi ga stailceadh le t' òrdaig,
Ann ad' chab-dheudach sgòrnach,
'S reamhar, farsainn do sgòrnan,
Brù mar chuilean an òtraich,
Fhuair thu urram nan geòcach ri d'bheò.
Fhuair, thu urram nan geòcach, &c.

Bidh na mnathan ag ràite
'Nuair a rachadh tu'n àiridh
Gun tolladh tu'n t-àras
Anns am bitheadh an càise;
'Nuair a dh'itheadh tu pàirt deth,
'S a bhiodh tu air tràsgadh,
Anns a' mhuidhe gu'n spàrr thu do chròg.
Anns a' mhuidhe gu'n spàrr, &c.

'S tu 'n tollaran cnàimhteach,
Ge bu ghionach do mhàileid,
Tha do mhionach air t' fhàgail,
Gun chrioman deth làthair;
Cochull glogach ma t'àruinn,
Tha do sgamhan a's t' àinean
Làn galair, a's fàslaich, a's chòs.
Làn galair, a's fàslaich, &c.

Beul do chléibh air a thachdadh,
Air séideadh 's air brachadh,
'S e gu h-éididh air malcadh,
'S mòr t'fheum air a chartadh,
Gach aon eucail a' d' phearsa,
Caitheamh, éitich, a's casdaich,
Gus an d' éirich do chraiceann o t' fheòil.
Gus an d' éirich do chraiceann, &c.

Tha do chreuchdan, 's do chuislean,
Làn eugail a's trusdair,
'S thu feumach air furtachd,
Tha 'n déideadh a' d' phluicean,
'S thu t'éigin le clupaid,
T' anail bhreun, gu tròm, murtaidh,
'S mairg a dh'fheuchadh dhìot moch-thra do thòchd.
'S mairg a dh' fheuchadh, &c.

Do dheud sgròb-bhearnach, cabach,
'Sam beil na sgòr-fhiaclan glasa,
Mosgain, còsacha, sgealpach,
Lùbte, grannda, cam, feachdte,
A null 's a nall air an tarsuinn,
Cuid diù caillt' air dol asad,
'S na bheil ann diù air spagadh do bheòil.
'S na bheil ann diù, &c.

Bidh na ronnan gu silteach,
'Nan tonnaibh gorm, ruithteach,
A' gabhail toinneamh o d' liopan,
Thar cromadh do smige;
'S dorcha, doilleir, do chlisneach,
Cho dubh ris a' phice,
Uchd na curr' ort, ceann circ' 's gob geòidh.
Uchd na curr' ort, ceann circ', &c.

Do mhaol chruacach air faileadh,
Gun chluasan, gun fhaillean;
Tha thu uain-neulach, tana,
Cho cruaidh ris an darach;
'S tu gun suaineach, gun anart,
'S aobhar truais thu ri d' ghearan,
'S gur fuair' thu na gaillionn an reòt'.
'S gur fuair' thu na gaillionn, &c.

Tha ceann binneach 'na stùic ort,
Geocach, leith-cheannach, giùgach,
Eudan brucanach, grùgach,
Sròn phlucach na mùire,
Tha croit air do chùlthaobh,
'S mòran lurcaich a'd' ghlùinibh,
Dà chăs chama, chaol, chrùbach, gun treòir.
Da chăs chama, chaol, chrùbach, &c.

Cha n-eil uiread nan sàiltean,
Aig a' phliutaire spàgach,
Nach eil cuspach a's gàgach,
Tha thu d' chrioplach 's ad' chràigeach,
'S lionmhor tubaist an tàilear,
Dh' fhàg an saoghal 'na thràill e,
'S mairg a shaoithrich air t'àrach 's tu òg.
'S mairg a shaoithrich, &c.

Mas ann do shliochd Adhamh thu,
Cha choltach ri càch thu,
Aig olcas 'sa dh' fhàs thu,
O thoiseach do làithean;
Cha tig cobhair gu bràth ort,
Gus am foghainn am bàs duit,
'S do chorp odhar a chàradh fo 'n fhòd.
'S do chorp odhar a chàradh, &c.

---

## AOIR ANNA.

ANNA nigh'n Uilleam an Cròmba,
Bean gun chonn 's i-féin air àimhreith,
'Nuair chaidh mi 'n toiseach g'a sealltainn,
Cha n-e 'm fortan a chuir ann mi;
Bhruidhinn mise sìobhalt, suairce,
Mar dhuin'-uasal anns an àm sin;
Thòisich ise mar chù crosda,
Bhiodh anns na dorsan a' dranndail.

'S ann aice tha beul na sgallais,
Gu fanaid a dheanamh air seann-duin',
Nach urrainn a dheanadh feum dh'i
Mar a bha i-féin an geall air;

Chunna' mise latha ghluaisinn
Leis na gruagaichean mar chàirdeas;
Dh'aithnich i gun d'fhalbh an uair sin,
'S chuir i uaithe mi le angar.

Innsidh mi dhuibh teisteas Anna,
O'n is aithne dhomh 'san àm i,
Bean a dh'òl a peighinn phisich,
Cha bheò idir gun an dràm i;
Cha neònach leam i bhi misgeach,
'S i 'n còmhnaidh a measg a' bhranndai,
'S tric a bha 'na broinn na's leòir dheth,
'S bha tuilleadh 'sa chòir 'na ceann deth.

Cha n-eil a leannan r'a fhaotainn,
Cia mar dh'fhaodas e bhi ann d'i?
Breunag ris ann can iad gaorsach,
A bha daonnan anns na càmpaibh;
A's bha rithist feadh 'n t-saoghail
A' giùlan adhaircean aig ceardan;
Cha d'fhuair i 'n onoir a shaoil i,
'N t-urram fhaotainn air na bàrdaibh.

'S mòr an treunntas le Anna,
Bhi cho gheur le sgainneal cainnte,
'S mairg air 'na thachair bean bheumnach,
Aig am bheil am beul gun fhàitheam;
'M fear a bheir ise dhachaigh,
'S ann air thig a' chreach 'san calldach,
'Nuair shaoil e gum bu bhean cheart i,
'S ann thachair e ri bana-mhìstear.

A bhana-chleasaiche gun ghrinneas,
'S mairg fleasgach a théid 'na caramh.
'S tric [illegible] tuiteam leis na gillean,
Ceap-tuislidh i do na fearaibh;

A bhean bhruidhneach, mhisgeach, ghionach,
Ghlearach, lonach, shanntach, shalach,
Roinn gu reubadh air a teangaidh,
Coltach ri gath geur na nathrach.

Còmhdach nach falaich a craiceann,
Leòmach gun seòl air cuir leis ann,
Cha n-eil brògan slàn mu' casan,
Cha n-eil còta 'n-aird mu leasaibh ;
Oirre tha aogas na glaistig,
Neul an aoig 'na h-aodan preasach,
Closach i air seargadh lachdunn,
'S coltach i ri dealbh na leisge.

Tigh tha làn do mhnathan misgeach,
'S olc an t-àit an d'rinn mi tachairt,
Ged' thàing mi ann gun fhios domh,
'S fhearr falbh tràth na fuireach aca :
Bana-mhaighstear a' chomuinn bhristich,
Anna tha ainmeil sa'n eachdraidh ;
Ma gheibh càch i mar fhuair mis i,
Cha tig iad gu bràth g'a faicinn.

---

### AOIR UISDEAN PHIOBAIR'.

TURAS a chaidh mi air astar
  A Chinn-tàile,
Chunna' mi daoin'-uailse tlachdmhor,
  Caoimhneil, pàirteach ;
Bha aon bhalach ann air banais,
  A thug dhomh tàmailt,
O 'n a bha esan mar sin dòmh-sa,
  Bi mise mar so dhà-san.

'S ann an sin a thòisich Uisdean,
  Mar a ni cù an droch nàduir,
Tabhannaich ri sluagh na dùthcha,
  'S be rùn gu'n gearradh e 'n sàiltean ;
'S math an còmpanach do'n chù e,
  'S dona 'n còmpanach le càch e,
Cha chuideachd e 'bhàrd no phìobair,
  Aig a mhì-mhalachd 'sa dh'fhàs e.

Aidich féin nach eil thu 'd phìobair,
  'S leig dhìot bhi 'm barail gur bàrd thu ;
Daoine cridheil iad le chéile,
  'S bithidh iad gu léir a' tàir ort ;
Fear ciùil gun bhinneas, gun ghrinneas,
  Fuadaichidh sinn as ar pàirt e,
Mar a thilgeas iad craobh chrìonaich
  O 'n fhìonan a mach as a' ghàradh.

Ma chì thusa bàrd na filidh
  No fear dàna,
Ma bhios aon diù 'g iarraidh gille
  'Ghiùlan màlaid,
Lean an duine sin le dùrachd,
  Los gu'n siùbhla' tu h-uil àite ;
'S mòr an glanadh air do dhùthaich,
  I chuir cùl riut 's thu g'a fàgail.

No ma chì thu fear a sheinneas
  Pìob no clàrsach,
Faodaidh tus' an t-inneal ciùil
  A ghiùlan dà-san,
Gus am bi craiceann do dhroma
  Fàs 'na bhallaibh loma, bàna,
Mar a chì thu mille srathrach
  Air gearran a bhios ri àiteach.

Cia mar a dheanadh e òran,
  Gun eòlas, gun tuigse nàduir?
O nach deanadh e air dòigh e,
  'S ann bu chòir dha fuireach sàmhach;
Bruidhinn ghlugach 's cuid d' i mabach,
  Mòran stadaich ann am pàirt d'i,
Na ni e phlabartaich chòmhraidh,
  Cha bheò na thuigeas a Ghàelig.

Sgimealair cheanna nam bòrd thu,
  Far am faidh thu 'n t-òl gun phàigheadh;
Cia mar chunntas sinn na geòcaich,
  Mar bi Uisdean òg 'san àireamh?
Cha robh do bhrù riamh aig sìochaidh,
  Gus an lìonadh tu bhiadh chàich i;
'S mòr an t-òl na chaisgeadh t' ìotadh,
  'Nuair chìt' thu 's do ghloc pàiteach.

'S tric do leab' an lag an òtraich,
  No'n cùl gàraidh,
Bi do cheann air con-tom còmhnard,
  'S ro mhath 'n t-àit e;
Bidh na coin ag iomlaich t'fheòsaig,
  A' toirt dìot a' bheoil 'sa' chàirean,
Do chraos dreammach, toirt phòg sallach
  Do 'd dhearbh-bhràithrean.

Na'n cluinneadh sibh muc a' rùcail,
  Geòidh a's tunnagan a' ràcail,
'Sann mar sin a bha pìob Uisdean,
  Brònach, muladach, a' rànaich;
Muineal gun aolmann air tùchadh,
  'N ribheid cha-n fhaod a bhi làidir,
'S e call daonnan air a chùlthaobh,
  Na gaoith bu chòir bhi dol 'sa mhàla.

Bha lurga coin air son gaothair'
  A'd chraos farsuinn,
'S culaidh sin a thogail plàigh'
  'S an cnaimh air malcadh;
Rinn e t'anail salach, breun,
  Ma théid neach fo'n ghréin an taic riut,
'S fhearr bhi eadar thu 'sa' ghaoth,
  Na seasamh air taobh an fhasgath.

Cia mar a ni Uisdean òg dhuibh
  Ceòl gu dàmhsa,
Nuair a chitheadh tu sruth ronn
  O'n h-uile toll a bh' air an t-seannsair:
'Sgeul tha fior a dh'innseas mise,
  Gur h-e dh'fhàg e 'nis' cho manntach,
Gu'n tug iad dheth leis an t-siosar
  Barr na teanga.

Séididh Uisdean pìob an ronngain,
  'S mòr a h-antlachd,
Bithidh i coltach ri gaoir chonnsbeach
  A' bhiodh an cnoc fraoich a' dranndail;
An Circe-poll laimh ri Tonga,
  A' baigearachd air muinntir bainnse,
Fhuair mise pìobair' an rùmpuill,
  'S dh'fhàg mi ann e!

---

## AOIR IAIN FHAOCHAIG.*

AIR FONN.—"*Alusdair a Gleanna-Garadh.*"

IAIN FAOCHAIG ann an Sasunn,
  'S mòr a mhasladh 'us a mhì-chliù,

* This satire on John Wilkes was composed in 1768, during his imprisonment in the King's Bench prison. As Wilkes was the enemy of Scotland and the Scots, the poet could have no

Chaill e na bh' aige do chàirdean,
'S tha 'nàimhdean air cinntinn lionar.
Ge b' fhad' a theich e air astar,
Chaidh a ghlacadh, 's tha e ciosnaicht';
Chàraich iad e fo na glasan,
'S tha 'n iuchair taisgt' aig maor a' phrìosain.

Tha e 'nis' an àite cumhann,
'S e 'n a chrùban, dubhach, deurach,
A chas daingeann ann an iarunn,
G' a phianadh, 'us e 'n a éigin.
B' fhasa dha 'bhi anns an fhiabhras
Na 'n iargain a tha 'n a chreubhaig ;
'S e 'n sin o cheann còrr 'us bliadhna,
A h-uile latha 'g iarraidh réite.

Ach, na'm faigheadh tusa réite
An éirig na rinn thu 'sheanachas,
B'aobhar-misnich do gach béist e
Gu'm faodadh iad féin do leanmhainn ;
Fear gun seadh, gun lagh, gun reusan,
'S ann san eucoir a ta t' earbsa ;
Theann thu mach o achd na cléire,
'S thug thu bòid nach éisd thu searmoin !

Thug thu di-meas air an Eaglais,
Air a' chreidimh, 's air na h-àintean,
Chuir thu breugan air an Trianaid
'S air na h-iarrtasan a dh' fhàg iad :

---

personal enmity against him ; and therefore, the satire wants that wit and poignancy that distinguish his satires on those who gave him personal offence. This is rather a national quarrel, and composed more to please his countrymen than to gratify his own spleen. It was *printed privately*, but not inserted in any edition of his poems published during his own lifetime.

Tha e 'nis' 'n a ghnothach coltach,
'Réir an t-soisgeil 'tha mi clàistinn,
Gu'n do chuir thu cùl ri sochair
Na saors' a choisinn ar Slànear.

Chuir thu cùl ri d' bhòidean-baistidh,
'S mòr a mhasladh dhuit an àicheadh,
Chaill thu 'chùirt 'am biodh an ceartas,
Roghnaich thu 'm peacadh 'na h-àite ;
Ghleidh thu 'n riaghailt 's an seòl stiùiridh
A bh'aig Iùdas, do dhearbh-bhràthair ;
'S mòr an sgainneal air do dhùthaich
Thusa, 'bhrùid, gu'n d' rinn thu fàs innt'.

Ach, ged a sheallte 'h-uile doire,
" Cha robh coille riamh gun chrìonach, '
'S tha fios aig an t-saoghal buileach
Nach bi 'choill uile cho dìreach :—
'S tusa 'chraobh 'tha 'n deigh seacadh,
Gun chairt, gun mheangain, gun mheuran,
Gun snothach, gun bhùgh, gun duilleach,
Gun rùsg, gun urrad nam freumhan.

'S tu an t-eun a chaidh 's an deachamh,
'S e nead creacht' an deachaidh t' fhàgail ;
'S tu 'm fitheach nach d' rinn an ceartas,
A chaidh air theachdaireachd o 'n àirc.
'S tu 'm madadh-allaidh gun fhiaclan,
'S mairg a dh'iarradh 'bhi mar tha thu,
'S tu 'n ceann-cinnidh aig na biastan,
'S tha gach duin' a's fiach a' tàir ort.

Cha n-ioghnadh leam thu 'bhi 'd bhalach,
'Us 'bhi salach ann ad nàdar,
O'n a shìn thu risan dùthchas
A bh' aig na sgiùrsairean o'n tàin' thu !

'S tu 'n t-isean a fhuair an t-ùmaidh
  Ris an t-siùrsaich air na sràidean :—
'S i 'n droch-bheairt a thog 'ad chloinn thu,
  'S ann 'ad shloightire 'chaidh t' àrach !

Thoisich thu 'n toiseach gu h-ìosal
  Air a' chrìne 's air a' bhochdainn ;
'S e 'n donas thug dhuit a bhi spòrsail
  'S ann bu chòir dhuit 'bhi 'gad chosnadh.
'S bochd nach d' fhan thu aig do dhùthchas,
  'Ad bhriùthair, a' bruich nam poitean,
A' cumail dibhe ris gach grùdair'
  'Nuair a dhrùigheadh iad na botail.

Bha thu, greis do'd thìm, a'd bhaigear,
  'S laidh thu 'n fhad sin air na càirdean,
A bhi òidhche 's gach tigh a's dùthaich,
  A dhùirigeadh cuid an trath' dhuit :
A mheud 's a bha do dh'ainfhiach ortsa
  Chuir thu cuid nam bochd g'a phàigheadh :
Ciod e nis' a chuir an stoc thu
  Ach an robaireachd 's a mhéirle ?

Shaoil thu gu'm faigheadh tu achain,
  (Bu mhasladh gu'm biodh i 'd thairgse)
Cead suidhe 'am pàrlamaid Bhreatunn,
  Gun chiall, gun cheartas, 'ad eanchainn.
Duine dall a chaidh air seachran,
  Nach eil beachdail air na's fhearra dha,
Le còmhradh tubaisdeach, tuisleach,
  'S le sìr dhroch-thuiteamas cearbach.

Duine gun fhearann, gun oighreachd,
  Gun nì, gun staoile, gun airgead,
Gun bheus, gun chreideamh, gun chreideas,
  Gun ghin a chreideas a sheanachas ;

Duine misgeach, bristeach, breugach,
  Burraidh 'tha na bhéisd 's 'na ainmhidh,
'S trioblaid-inntinn, le itheadh déisneach,
  Gu tric a' teumadh a' chridh' chealgaich.

Tha thu sònraicht' ann ad Chonan
  A' togail conais am measg dhaoine,
Cha chualas roimhe do choimeas
  A bhi 'dhonas air an t-saoghal,
Ach an nathair an gàradh Edein,
  A mheall Eubh aig bun na craoibhe,
A chomhairlich gu buain a' mhios i,
  A dh' fhàg ris an cinne-daoine.

Thòisich thu 'n toiseach 's an eucoir
  Ag innse bhreugan air rìgh Deòrsa,
Cha chreid duine bhuat an sgeul ud,
  'S cha toir iad éisdeachd do d' chòmhradh;
'S beag a dhrùigheas do dhroch-dhùrachd
  Air oighr' a' chrùin 'us na còrach
'S a liughad neach a tha, gu toileach,
  A' toirt onorach d' a mhòrachd.

Ge beag ortsa morair Loudain,
  B' aithne dhòmhs' an sonn o'n d' fhàs e,
Duin'-uasal foisinneach, fonnor,
  Cridhe connor, aigneadh àrda;
Seanalair, air thùs na h-armailt,
  A bha ainmeil anns na blàraibh;
Cha mhist e madadh air bhăothal
  A bhi tabhannaich an tràs' ris.

'S gòrach a labhair thu mòran
  Air cùl iarla Bhòid, an t-armunn,
Cònsball onorach, le fìrinn
  A' seasamh na rìoghachd gu làidir;

'S e gu h-àrd-urramach, prìseil,
Ann an cùirt an rìgh 's na bàn-rìgh
A dh' aindeoin na Faochaig 's nam biasdan
Leis am b' fhiach dol ann am pàirt ris.

Bhruidhinn thu gu léir mu Albainn,
'S b' fhearr dhuit gu'm fanadh tu sàmhach,
Na'n tigeadh tu 'n còir nan Garbh-chrioch,
Bu mhairg a bhiodh ann a t' àite;
Bhiodh tu 'm prìosan rè do làthan
'Dh 'aindeoin na ghabhadh do phàirt-sa;
'S an éirig na rinn thu 'dhroch-bheairt,
Bheirte 'chroich mar inneal-bàis dhuit.

Cha n-ioghnadh dhuit 'bhi fo mhulad,
Fhuair thu diùmb gach duin' an àl so;
'S e sin féin a bha thu cosnadh,
'S creutair crosd thu o'n a dh' fhàs thu;
'S lionor mì-run ann ad chuideachd,—
Mallachd na cuigse 's a' phàp' ort;
Mallachd an t-saoghail gu léir ort;
'S mo mhallachd féin mar ri càch ort!!

---

## MOLADH DO'N GHAELIG, 'S DO'N PHÌOB MHÒIR,* SA' BHLIADHNA 1781.

Tha 'n Comunn rìoghail Gàelig,
An tràths' a' cumail suas,

* This, and the five following pieces, are the successful prize poems composed for the Highland Society in London, in the years denoted by their respective titles; these meetings for the preservation and improvement of Highland poetry and music, were held in Edinburgh and Falkirk. It is to be regretted that they have been discontinued. The Highland Society of Scotland was originally established on principles

Cuimhn' air seòl nan àrmunn
  A b' àbhaist bhi ga' luaidh;
A' chainnt a dh' ionnsaich iadsan dhuibh,
  'S i gnàthaich sibh gu buan,
Ghleidh sibh stoc na cànain,
  'S cha-n fhàillnich i uainn.

Is sòlasach an cruinneachadh,
  Cinn-cinnidh a's daoin'-uaills',
Ard mhòralachd nam fineachan,
  'S gach ionad tha mu'n cuairt;
Onair a thaobh nàduir,
  Ga gnàthachadh a nuadh,
Gu'n gleidh sibh pìob mar b' àbhaist,
  A's Gàelig ullamh, chruaidh.

'S i 'n labhairt bha 'sa ghàradh,
  Dh'fhàg Adhamh aig an t-sluagh;
'S i chainnt a bh' aig na Fàidhean
  Thug fios Phàrrais dhuinn a nuas;
'S i bhruidhinn a bh' anns an fhàsach,
  'Nam traghadh do'n mhuir ruaidh;
A's nis' a measg an àlaich,
  Tha làthair anns an uairs'.

'S i 's binne bhi ga h-éisdeachd,
  Thuirt beul na chuala cluas;
Their Albainn agus Eirinn,
  Sasunn féin gur mòr a luach;

---

which included this as one of its three primary objects. The third article of its printed "objects" states, that "the Society shall pay a proper attention to the preservation of the language, poetry, and music of the Highlands." Too much praise cannot be bestowed upon the Highland Society for its efforts in the advancement of agriculture, yet its deviation from this objects of its constitution must be lamented by all admirers of Celtic music and poetry.

Aon duin' aig am bi feum oirre,
  Cha tréig e i air duais;
'S i chùis is fearr gu'n d'éirich i,
  An déis a bhi 'na suain.

Bu mhòr am beud gu'm bàsaicheadh
  A' chànain is fearr buaidh,
'S i 's treis thoirt greis air àbhachd,
  'S a h-uil' àit 'n téid a luaigh;
'S i 's fearr gu aobhar-ghàire,
  'S i 's binne, blàithe fuaim;
'S i ceòl nam pìob 's nan clàrsach,
  Luchd-dhàn a's dheanamh dhuan.

'S i 's fearr gu togail ìnntinn,
  Le binn-ghuth còmhradh tlàth,
'S i 's sgaitiche gu mì-mholadh,
  A's 's mìne nochdas gràdh;
'N àm cruinneachadh nam mìlltean,
  Le pìob gu iomairt lann,
'S i dhùisgeadh colg air òigridh,
  'Nuair thogte sròl ri crann.

'S i pìob nam feadan siùbhlach,
  A bhuidhneadh cliù 'sa chàmp,
Air thoiseach nan laoch ùra,
  'S meòir lùghmhor dlù na'n deann;
A' chaismeachd ghasta shunntach,
  Bu dùthchas d'i bhi ann;
'S paillt a nis' as ùr i,
  Ge d' bha i aon uair gann.

Le spionnadh chàirdean Gàidhealach,
  Tha Lunnainn làn a nis',
Ag àrdachadh na Gàelig
  A h-uile là mar thig;

Aig feobhas 's 'tha na h-àrmuinn,
  Ga gnàthachadh gu tric;
B'e gaol gach duine 'n Sasunn,
  I bhi aca-san na'm measg.

A' chàinnt chaoimhneil, thaitneach,
  Dheas-làbhrach, bhlasta, bhrisg,
'S lionmhor cliù tha'n taice ri,
  Fasan agus mios;
Tha ceòl a's Gàelig Alba,
  'S luchd-seanachais ga 'm beil fios,
Ga fòghlum feadh nan Garbh-chrìoch,
  'S ga'n dearbh' sa'n Eaglais-bhric.

---

## MOLADH DO'N GHAELIG, 'S DO'N PHÌOB MHÒIR, SA' BHLIADHNA, 1782.

Tha 'n Comunn uasal, rìoghail,
  A' sìr chur seòl an dràst,
Air nàdurachd an sinnsireachd,
  A' thogail cinn 's gach àit'.
A' Ghàëlig air a mìneachadh,
  O's cinnteach gur i 's fearr;
An labhairt phrìseil, chùramach,
  Rinn cùmhnanta ri Adhamh.

Tha gach duine 'g ìnnseadh dhuinn,
  Cho cinnteach ris a' bhàs,
Gur i bu chainnt aig Noah
  'N àm seòladh anns an àirc';
'S i uaithe sin gu lìonmhor,
  Aig gach lìnn a ta ri fàs;
'S cha téid i chaoidh air dì-chùimhn,
  Gus an tìm an tig am bràth.

Thà Ghàëlig air a lìonadh
  Do mhìorbhuilean gu léir,
Iùlar, fonnmhor, fàilteachail,
  A' cur a gràidh an céill;
Mire, 's cluich, a's gàirdeachas,
  A's mànran anns gach beul;
Cha chuala sinn an eachdraidh
  Na's ceairte na i-féin.

Tha gach fasan Gàidhealach
  An dràst a'tigh'n gu feum,
Na deiseachan a b' àbhaist dhaibh,
  'Sa b'fhearr leo aca féin:
Coinneamh anns gach àite
  Aig na h-[illegible]rmuinn is fearr beus;
Gach duine labhairt Gàelig dhiù,
  'S a' phìob a ghnà an gleus.

'S i pìob-mhòr na h-Eaglais-brice
  A' phìob is mò meas an Albainn,
Fàineachan chnàmh air a dŏsaibh,
  'S i gu làidir, socrach, calma;
Séidear 'na màla an toiseach,
  Na lìonas a' corp le ainteas;
Sunntach an ionnsramaid phort i,
  Is àrd a chluinnte gloc a sealbhain.

Tha i eireachdail r'a faicinn,
  Cha n-eil ball do'n acainn cearbach,
Le ribheid nam binn-ghuth blasta,
  'S an stoc dreachmhor air a chàrbhadh
Gaothair deas, dìreach, gasda,
  Anns na fasanan is fearra dhaibh,
Seannsair choilionadh gach facail
  A ni chaiscamachd a dhearbhadh.

Tha i measail air gach banais
  A bhitheas am fearran nan garbh-chrioch,
'S feairrd' an càmp i 'n àm dhaibh tarruinn,
  Gu séinn coithional na h-armailt:
'S math i g'an dùsgadh 'sa mhaduinn,
  'S g'an cur a chadal mu anmoch;
Tha i còrr an àm an eadraidh,
  'S e 'm feasgar a' chuid is fearr dh'i.

'S lìonmhor sùirich aig an ainnir,
  Tha tigh'n ceanalta 'na tàirgse,
Ge b'e aca leis an téid i
  Bith' eudach ris agus farmad;
Am fear ga'm beil an dàn a cosnadh,
  'S ann air a ta 'm fortan màrgaidh,
Iùbhrach nam pongannan glana,
  'S éibhinn g'a leannan bhi falbh le'.

Tha i measail ann an Lunnainn
  Fhuair i urram anns an tìr so,
'S fearr i na tòrman na clàrsaich,
  'S thug i barr air cluich na fidhle;
'S mòr an onoir th'aig a' phàirti,
  Nach leig iad gu bràth a dhìth oirnn,
Ceòl gun a leithid ri àireamh,
  A's cànain urramach na fìrinn.

Roghadh gach cainnt Gàelig ro mhath,
  Taghadh gach ciùil sgal na pìoba,
'S ann a nis' tha 'n t-àm gu tarruinn
  Aig àrd luchd-ealaidh na rìoghachd;
Le ceòl siùbhlach, lùghmhor, ealamh,
  Sunntach, caithriseach, luath, dìonach:
Tha 'n so breitheanas air thalamh,
  'S gheibh gach fear a réir na ni e.

## MOLADH DO'N GHAELIG, 'S DO'N PHÌOB-MHÒIR, SA' BHLIADHNA 1783.

THA sgeul agam dhuibh r'a innseadh
  Air ceòl 's air cànain ;
A' toirt cliù air cluiche pìoba,
  'S air labhairt Gàelig ;
'Tha 'n dràst a' cinntinn lìonmhor,
  'S na h-uil' àite ;
'G àrdachadh onoir na rìoghachd
  Anns an d'fhàs sinn.

'S i th'aig gach ministear sgìreachd,
  'S gach tìr àraidh,
'Toirt gu ceart dhuinn eachdraidh Bhìobaill
  An seòl cràbhaidh ;
'Tha i 'm beul gach filidh
  Mìneachadh ceòl-dàna,
Is i is fearr gu moladh prìseil,
  'S gu fìor chàineadh.

Tha i cruadalach, cruaidh, sgairteil,
  Do dhaoin'-uaisle reachdmhor, làidir,
An àm treubhantais no gaisge,
  'S i 's deas-fhaclaich 'san àit' ud ;
Tha i ciùin an cùisean fialaidh,
  A chur an gnìomh a briathran blàtha,
'S tha i corr a sgoltadh reusain,
  Chum sluagh gun chéill a chur sàmhach.

Tha i iùlar, fiosrach, caoimhneil,
  Freagarrach, faoighneachdach, bàigheil,
S measail a labhairt 'sa h-éisdeachd,
  A chur gach deud air fiamh a' ghàire ;

A sùgradh 'sa bruidhinn le chéile,
  A' togail éibhnis, mir', a's mànran ;
Sìobhalta, farasda, beusach,
  Am beul gach neach a ta nàrach.

Tha Ghàelig, 'sa phìob ag eiridh,
  Gu mòr spéis 'an tìr nan Gàidheal ;
Urram gach ciùil le deagh reusan,
  'S ann aig a' phìob féin a ta e ;
'S tormanach, pongail a their i
  Gach fonn ceileir thig o bràghad ;
'S i is binne 's is àird' a sheinneas,
  Cha chluinnear ceòl eile làimh ri.

Is binn an nualan ud r'a éisdeachd,
  'Nuair a chuirear séid 'na màla,
'Sa cheartaicheas fearr a gléis i,
  Ceart r'a chéile na dùis àrda ;
'S cianail a sheinneas i cumha,
  Subhach a sheinneas i fàillte,
Urlar as siubhal gu siùbhlach,
  A's crùnludh mu'm fuirich i sàmhach.

'S e 'n dà chuid i, ceòl a's caismeachd,
  'S cridheil air astar 'san tàmh i,
A's bha i riamh air beul gach caisteil,
  Ri dian mhacnus le ceum sràide ;
A's leig iad aon uair i a' cleachdadh
  Gun bhi ac' ach an corr àite ;
Tha i nis' gu grinn am fasan,
  'S cinnteach dh'i mairsinn gu bràth ann.

Bana-mhaighstear gach inneal ciùil
  A' phìob ùr so thàin' an dràst oirnn,
A chuireas fir ghleuste gu'n dùbhlan
  Nach leig dhiù gun d'fheuchain ghàbhaidh ;

Fear a buidhne, bi'dh e cliùiteach,
'S onoir d'a dhùthaich 's d'a chàirdean,
A' phìob so bhi air a ghiùlan,
G'ar dùsgadh maduinn a' màireach.

---

MOLADH DO'N GHAELIG 'S DO'N PHÌOB-MHÒIR, SA' BHLIADHNA 1784.

INNSIDH mi sgeul àraid dhuibh,
Air cànain a's air ceòl.
Rogha na deas Ghaelig,
'S i is fearr gu innseadh sgeòil;
A chainnt is lìonmhor pàirtean,
'S is millse mànran beòil,
Gu freagarrach, deas-labhrach,
'S i àrd-chuiseach gu leòir.

'S i chainnt a bh'aig 'na rìghrean
D'an robh 'n rìoghachd so 'na còir,
'S i bruidhinn dhiùc, a's iarlachan,
'S i dh'iarradh iad mu'm bòrd;
'S i bh' aig na daoin'-uailse,
'S a gheibht' aig an tuath chòir;
'S i bha, 'sa tha, aig buachaillean,
A' cuartachadh nam bò.

'Nuair a sgaoil na cainntean
Aig Tùr an aimhreidh mhòir,
Fhuair a' Ghàelig maighstireachd,
'S an àm sin thar gach seòrs';
Gur i is fearr gu teangaireachd,
Tha 'n ceann aon neach tha beò,
Geur, soilleir, fonnmhor, òranach,
An seòmraichean an òil.

'S lìonmhor urram làidir
  Fhuair a' Ghàelig air gach seòl,
'S i rinn a' cheud Sàcramaid,
  Do'n phàp a bha 'san Ròimh ;
Is i th'aig' cléir an àite so,
  Gach là 'toirt comhairl' oirnn' ;
Gaol filidh a's luchd-dàna,
  Chainnt nàdurra gun ghò.

'S i fhuair sinn o na pàrantan
  A rinn ar 'n-àrach òg,
'S i bu mhath leinn fhàgail
  Aig an àl a tha teachd oirnn :
Tha h-uile căr a dh'innsinn oirr' ;
  A' cur a prìs a' mòid,
Gur i chainnt is brìoghora—
  'S i phìob is fearr gu ceòl.

'A phìob ùr so thàinig do'n bhaile,
  A dh'fhaotainn urram,
'S i ceann inneal-ciùil an fhearainn,
  'S na dùthch' uile ;
Le meòir lùghmhor air a crannaibh,
  'S le dlù bhuillean,
'S àrd a chluinnt i, 's binn a langan,
  'S grinn a cumachd.

Tha dosan le iobhraidh ballach,
  Cochull do'n t-sìoda ma muineal,
'S osgara, dìonach, a callan
  Air thoiseach mhìlltean air thuras ;
Brosnachadh rìoghail na carraid,
  An cabhaig, 'san strì, nan cumasg,
Cha bhi sprochd 'san tìr am fan i,
  Is fortanach an tì g'am buin i.

Is deò-greine leis an luchd-ealaidh
  Tha 'n Albainn gu léir, 'san Lunnainn,
A' phìob is math gleus, a's gearradh,
  Làidir, fallain, eutrom, ullamh;
'S mòr an t-éibhneas i ga leannan,
  Bhi aige na sgéith ga cumail,
Fonn-cheòl réidh á cré na h-ainnir,
  Beusan glana na treun chulaidh.

'S e cheud cheòl a bh'air an talamh,
  A' phìob-mhòr is bòidhche guileag,
'S i bh'aig Fionn, aig Goll's aig Garadh,
  Ann an talla nan laoch fuileach;
'S mairg a chitheadh air seòl calla,
  Caismeachd chaithriseach nan curaidh,
Mhosgladh i le séid d'a h-aineal,
  Gu feum ealamh, an Fhéinn uile.

Mo ghibht phrìseil gun a ceannach,
  Tha 'n coi-thional so air chumail,
Breitheachan dìleas g'an tarruinn,
  A ni ceart an fhìrinn uile;
Gheibh gach fear a réir na h-ealaidh
  Anns am bi e-féin na urrainn;
'S tha e saor aig math-an-ăiridh,
  A' phìob fhaotainn thar gach duine.

---

MOLADH DO'N GHAELIC, 'S DO'N PHÌOB-MHÒIR,

SA' BHLIADHNA 1785.

So cruinneachadh uaislean measail.
  A tha cumail suas am fasan,
Na cainnt a tha buadhor, fiosrach,
  Le 'm fior bhrisg, a chualas eachdraidh;

## MOLADH DO'N GHAELIG, 'S DO'N PHÌOB-MHÒIR, SA' BHLIADHNA 1789.

BROSNACHADH cluiche na pìoba,
 Dh' innsinn pàirt deth,
An toiseach a gleusadh,
 'Nuair a lìonar séid 'na màla;
Fonnmhor, freagarach, ga chéile
 Na duis àrda,
Làn toil-inntinn do'n luchd-éisdeachd
 Bhios 'ga clàistinn.

Pìob uallach na maidean réithe,
 'S nan ceanna cnàmha,
Do 'n fhiogh chruaidh thig á Semeuca,
 'S fhearr tha fàs ann;
Air a thuairnearachd cruinn, dìreach,
 Iobhuireach, fàinneach,
Gaoithearach, feadanach, finealt,
 Le binne chàileachd.

'S freagarrach a' chuid a steach dh'i,
 'S tha 'n taobh 'mach dh'i dreachor, dàicheil,
Tonnagach, ribineach, rìomhach,
 Dosan do'n t-sìoda ri srannraich,
Mu mhuineal nam buaidhean prìseil,
 Cumail dìon air a mìn bhràghad,
Cuilc 'na slugan tha g'a lìonadh,
 Air a dhìonachadh le snàithean.

'S i phìob ùr a tha 'n Dunéideann
 Eibhneas Ghàidheal,
Inneal-ciùil is fhearr fo'n ghréin,
 Le reusan àraid;

Tha i snasmhor, maiseach, finealt,
  Cuimir, dreachmhor, dìonach, làidir,
Gu binne, bòidheach, seòcail, ceutach,
  Cealmhor, eutrom, éibhinn, àluinn.

Pìob a chuireadh sunnt gu mire,
  Fonn a's farum,
Air gach diùc a's àrd cheann-cinnidh,
  'S oidhre fearainn;
Bidh gach duin'-uasal 'ga sireadh,
  Gu togail a shluaigh sa' charraid,
An àm tarruinn suas gach fine
  Dhol a bhualadh nan cruaidh lannan.

Ceòl is rìoghaile 's is sine,
  Chuala sinne bhi air thalamh,
Ceòl is brì-mhoire 's is binne,
  'S a's grinne thug meòir á crannaibh;
Cha chualas neach riamh a dhi-moil
  Dreach a's deanadas na h-ainnir;
'S fhuair i cliù le beul gach filidh
  A bha 's dùthaich a b'fhiach gu rannan.

Tha 'n rìoghachd làn éibhneis uile,
  'S Dunéideann gu tric 'nan aire,
Liughad treun-fhear th' ann a' cumail,
  Reachd a's reusan a cho-thionail;
Cainnt is géire chuala duine,
  'S urramach gach beul a chanas,
A' chànain a ta réidh, ullamh,
  Beusach, furanach, glé ealamh.

'S onair do'n Ghàeltachd turas
  Na thàinig an dràst do'n bhaile,
Chumail am prìs brìgh an t-seanachais,
  Tha farmadach leis na Gallaibh;

Gàelig Albannach nan curaidh,
'Sa phìob, bana-mhaighstir gach ealaidh,
An ceòl sa' chainnt a fhuair gach urram,
Is luaithe bh'ann 's a's fhaide mhaireas.

---

RAINN GEARRADH-ARM.

CHUNNAIC mi 'n diugh a' chlach-bhuadhach,
'S an leug àluinn,
Ceanglaichean do'n òr mu'n cuairt dh'i
Na chruinn mhàilleach;
Bannan tha daingeann air suaicheantas
Mo chàirdean,
A lean gramail ra'n seann dualchas,
Mar a b' àbhaist.

Inneal gu imeachd tro' chruadal,
Le sluagh làidir,
Fir nach gabh giorag no fuathas,
Le fuaim làmhaich;
Fine is minig a ghluais
Ann an ruaig nàmhaid,
Nach sireadh tilleadh gun bhuannachd,
No buaidh-làrach.

Bha sibh uair gu grinn a' seòladh
Air tuinn sàile,
Chaidh tarrung á aon do bhòrda,
Druim a' bhàta,
Leis a' chabhaig spàrr e 'n òrdag
Sìos na h-àite,
'S bhuail e gu teann leis an òrd i,
'S ceann d i fhàgail.

An onoir a fhuair an saor Sléibhteach,
Leis gach treuntas a dh'fhàs ann,
Ghleidheadh fathasd d'a shliochd féin i,
A dh'aindeoin eucorach gach nàmhaid ;
Na h-airm ghaisge, ghasda, ghleusda,
Dh' òrduich an rìgh gu feum dhàsan,
Cho math 'sa th' aig duine 'n dream threun sin,
A shliochd Cholla cheud-chathaich, Spàinntich.

Dòrn an claidheamh, a's làmh duin'-uasail
Le crois-tàraidh,
Iolairean le 'n sgiathaibh luatha,
Gu cruathas gàbhaidh,
Long ag imeachd air druim chuaintibh
Le siùil àrda,
Gearradh arm Mhic-Shaoir o Chruachan.
Aonach uachdrach Earra-ghàidheal.

Tha do dhaoine tric air fairge,
Sgiobairean calma, neo-sgàthach ;
Tha 'n aogas cumachdail, dealbhach,
'S iomadh armailt am beil pàirt dhiù ;
Thug iad gaol a' shiubhal garbhlaich,
Moch a's anmoch a' sealg fàsaich ;
Cuid eile dhiù 'nan daoin'-uaisle,
'S tha cuid dhiù 'nan tuath ri àiteach.

'S rìoghail eachdraidh na chualas
Riamh mu'd phàirti,
S lìonmhor an taic, na tha suas diù,
Na'm biodh càs ort.
Tha gach buaidh eile da' réir sin,
An Gleann-nodha féin an tàmhachd,
Pìob a's bratach a's neart aig Seumas,
An ceann-cinnidh nach tréig gu bràth sinn.

### RAINN DO'N PHADHADH.

'S bochd an deireadh beatha bròn,
'S olc an deireadh òil padhadh ;
'S muladach suidhe mu'n bhòrd,
Gun an stòp a lionadh fhathasd ;
'S aighearach daoin-uailse còir,
Aig am bheil stòras 'nan lamhan,
'Ni òl 'nuair bhios iad pàiteach,
'Sa bheir pàigheadh do na mnathan.

'S éibhinn 'sa' mhadainn a' chòmhail
Thigh'n oirnne toiseach an latha,
Bean-uasal a thigh'n g'a seòmar,
A chuir sòlas feadh an taighe ;
Botal mòr aice 'na làimh,
'S e dear-làn a dh'uisge-beatha ;
'S òl gu cridheil air a' chéile,
'S their i féin gur h-e ar beatha.

'S e fasan ceart a 's tigh-thàirnne,
Misneach àrd 'san àm gu caitheamh ;
Bithidh fear leis nach toil am Branndai,
Ri cùl-chainnt oirnn chionn a ghabhail ;
'S e their còmpanach a' bhotail,
Lìonar suas an cŏpan fhathasd ;
'S mòr na mhaoidheas orm mo dheoch,
Ach 's beag na dh idireas mo phadhadh.

## RAINN CLAIDHEIMH.

Gum ba slàn do làimh an Iarla
  A chuir am' charamh,
An claidheamh fhuair mi di-ciadain
  Ann am Beallach ;*
Stàillinn cruadhach, buaghor, ciatach,
  'S e geur, tana,
Nach lùb, 's nach leumadh, 's nach bearnadh,
  'S nach gabh camadh.

Claidheamh cùil a choisinn cliù,
  Ged' fhuair e fheuchainn,
'S tric a thug e buille drùiteach
  Le làimh threubhaich ;
Sàr cheann-ìleach, làidir, dìonach,
  'S lann d'a réir sin,
Ghearradh e ubhall air uisge
  Le fìor gheuraid.

Claidheamh lìth-ghorm nan tri chlaisean,
  Fhuair a chleachdadh ris na creuchdan,
B' fheairde duin'-uasal 'na ghlaic e,
  Na'm biodh e 'san fheachd ag eiridh :
'S deas a laidheadh e air gaisgeach,
  'Nuair rachadh e ceart 'na éideadh,
'S bhiodh 'ga ghiùlan an crios-guaile
  Air uachdar breacan-an-fhéilidh.

'Nuair bha'n saoghal an aimhreit,
  'S anns a' champ a's tric a bha e,
'S cha do chuir riamh fear a ghiùlain
  Cùl r'a nàmhaid ;

* In March 1793.

Gach duine a tharruinn á truaill e,
'S ann air a bha bhuaidh gach làrach;
'S e's fearr a thàinig riamh a ceardaich,
'Sa rinneadh le Aindrea Farara.

'S e rinn Aindrea 'n obair chiatach,
A thoillicheadh miann gach Gaidheil,
'S eireachdail e air an t-sliasaid,
'S cha mheasa gu gnìomh 'san làimh e;
Bha e tamull aig na Fianntaibh,
Daoine fiadhaich anns na blàraibh;
'S rinneadh e'n toiseach do Dhiarmad.—
'S ann aig sliochd Dhiarmaid a tha e.

---

RAINN DO'N CHEUD CHEAIRD.

'S I cheud chèaird an tàilearachd,
O's i rinn Adhamh air thùs,
A chèaird is luaithe a ghnàthaicheadh,
'S gu bràth nach leig iad diù;
Am fad 'sa bhios na màthraichean
A' breth nam pàistean rùisgt',
Bi feum air gnìomh na snàthaide
G'an cumail blàth gu dlù.

Chaidh Adhamh a chuir sa' ghàradh,
Cha b'e 'n t-àit' 'n do chuir e dhùil,
Bu choma leis bhi saoithreachad
Feadh chraobh 'sa' cur nam flùr;
Cha bheireadh e air sluasaid,
'S cha ruamharadh e 'n ùir,
Cha mho a ghabh e caibe,
Cha n-oibricheadh e tùrn.

'S i Eubh' a fhuaradh tàmailteach
  Le dànasdas gun tùr,
'Nuair thug i 'n t-ubhall àlainn
  A' barr a' ghallain ùir;
'S truagh gu'n tug i dhàsan e,
  Bu daor a phàigh e'n sùgh,
Iad le chéile 'bhàsachadh,
  'S na thàinig do shliochd dhiù!

Chunnaic an sin Adhamh,
  Gu'n robh nochd 'sa nàire rùisgt'.
Do'n droigheann ghabh e snàthadan,
  'S rinn e snàth do'n rùsg;
Dh' fhuaigh e duilleagan nan geug
  Mu' bheultaobh 's air a chùl;
Dhiùlt e bhi 'na ghàradair.—
  Be'n tàilearachd a rùn.

Be cheud fhear-cèaird 'san t-saoghal e,
  Cha d' fhaod e bhi gun chliù,
'S nach robh e riamh 'na fhaoghlumaich,
  Ach fhaotainn le beachd sùl;
Gun snàth gun olainn chaorach,
  Rinn e deise 'dh' aodach ùr;
Bha e urramach na thàilear—
  Cha b' fhear-gàraidh e co-dhiù.

---

RAINN A GHABHAS MAIGHDEAN D'A LEANNAN.

CHA n-eòlas gràidh dhuit
  Uisge shràbh na shop,
Ach gràdh an fhìr thig riut,
  Le blathas a tharruinn ort;

Eirich moch di-dòmhnaich
  Gu lic chòmhnairt, phlataich,
'S thoir leat beannachd pobuill,
  Agus currachd sagairt;
Tog sud air a ghualainn
  Agus sluasaid mhaide,
Faigh naoi gasan rainich,
  Air an gearradh le tuaigh,
A's tri chnàimhean seann-duine,
  Air an tarruinn á uaigh;
Loisg air teine crìonaich e,
  Dean sud gu léir na luath,
Suath sin ri gheala-bhroilleach,
  An aghaidh na gaoith tuath;
'S théid mise 'n rà 'sam barrantas,
  Nach falbh 'm fear ud uat.

---

### RAINN I-CHALUM-CILLE.

Beannachadh I-Chalum-cille,
Innis tha beannaichte cheana,
Eilean a tha 'n ìochdar Mhuile,
'S e uile fò chìs Mhic-Cailein;
Ionad naomha a fhuair urram,
O's ceann iomadh tìr a's fearann,
Ghabhas dìleas ris gach duine,
Thig o'n uile rìoghachd aineil.

'S iomadh rìgh a th' ann 'san tulaich,
'S daoin'-uaisle rìomhach a bharrachd,
'S a 'n cuirp phrìseil bu mhath cumachd,
Air an leagail sìos fo 'n talamh;

O 's e deireadh crìch gach duine,
Tuiteam 'nan ùir 's 'nam mìn ghaineamh,
Mo dhòchas an Criosd a dh' fhuiling,
Gu 'n d' ullaich e sìth d'an anam.

Mìle a's dà chiad d'a thuilleadh,
De bhliadhnachan air dol thairis;
O'n a shuidhich a' cheud duine,
Deagh chlach-bhunait stéidh a' bhalla;
'S iomadh dealbh a th' ann a' fuireach,
'S leacan nam marbh air dheagh ghearradh,
Clach shnaighte o'n bhlàr gu mhulladh,
'S rinn iad uil' e làidir, fallan.

Fhuair sinn searmoin shoilleir, ullamh,
O'n fhear a bha'n dé sa' chrannaig,
'S chuala mi 'n luchd-éisdeachd uile
'Toirt urram do'n bheul a chan i.
Nis o'n a dh'eug Calum-cille,
'S nach bu dù dha féin bhi maireann,
Tha aoibhneas air dùthaich Mhuile,
Dùghall a bhi 'n àite Chalum.

---

## MARBH-RANN DO CHU A CHAIDH TROI 'N EIGH, SA' MHAIGHEACH TARSAINN 'NA BHEUL.

LATHA do Phàdruig a' sealg,
Am fireach nan learg air sliabh,
Thug e Ghleann-artanaig sgrìob,
'S ann thachair e 'm frìth nam fiagh.
Leig e na shiubhal an cù,
A bha luath, laidir, lùghor, dian,

Cha robh a leithid riamh san tìr ;
Ach Bran a bh'aig rìgh nam Fian.

Gaothar bu gharg càlg a's fionadh,
Cruaidh, colgara, sùil a's mala,
Bu mhath dreach, a's dealbh, a's cumachd,
An curaidh bu gharg sa' charraid ;
Bheireadh e 'm fiadh dearg á mullach,
'S am boc-earb' á dlùthas a' bharraich,
B'e fhasan bhi triall do'n mhonadh,
'S cha tàinig e riamh dhathigh falamh.

Culaidh 'leagadh nan damh donn,
Air mullach nan tòm 's nan cnoc,
Nàmhaid nam biast dubh a's ruadh,
'S ann air a bha buaidh nam broc.
Bha mhaigheach tarsainn 'na bheul,
Thuit iad le chéil' ann an sloc ;
Bha iad bàite bonn ri bonn,
A's muladach sin leam a nochd !

---

### AN CO-DHUNADH.

Tha mise 'm shuidh air an uaigh,
  Tha 'n leaba sin fuar gu leòir,
Gu'n fhios agam cia fhad an tìm,
  Gus an teannar mi fìn da còir :
Còmhdach flainin 's léine lìn,
  A's ciste dhubh, dhìonach, bhòrd,
Air mheud 's d'an cruinnich mi nì,
  Sud na théid leam sìos fo'n fhòd.

'S beag ar cùram ro'n bhàs,
  'M fad a bhi's sinn làidir òg,

Saoilidh sinn mu gheibh sinn dàil,
  Gur e ar n-àite fuireach beò:
Faodaidh sinn fhaicinn air càch,
  'S iad g'ar fàgail gach aon lò,
Gur nadurra dhuinne gach tràth,
  Gu bheil am bàs a' teannadh oirnn.

Tha mo pheacadh-sa ro thròm,
  'S muladach sinn leam an dràst;
Tha mi smaointeachadh gu tric,
  Liughad uair a bhrist mi 'n àithn',
Le miann mo dhroch inntinn féin,
  Leis an robh mo chreubhag làn;
Gun chúimhn air ùghdarras Dé,
  Le dùrachd am bheul 's 'am làimh.

Ged' is mòr mo pheacadh gnìomh,
  'S mi 'n cionta ceud pheacadh Adh'mh,
Cheannaicheadh' mi le fuil gu daor,
  A dhòirteadh sgaoilteach air a' bhlàr;
Tha mo dhùil, 's cha dòchas faoin,
  Ri iochd fhaotainn air a sgàth,
Gu'n glacar m'anam gu sìth,
  Le fulangas Chriosd amhain:

Tha mo dhòchas ann an Criosd
  Nach dìobair e mi gu bràth,
'Nuair a leagar mo chorp sìos
  Ann an staid ìosail fo'n bhlàr;
Gu'n togar m'anam a sin suas,
  Gu rìoghachd nam buadh 's nan gràs,
Gu'm bi mo leaba fo dhìon
  'Cois cathrach an Tì is àird.

Cha bhitheadh m'eagal ro 'n aog,
  Ged' thigeadh e 'm thaobh gun dàil,

N'am bithinn do pheacadh saor,
An déis a' ghaoil a' thug mi dha;
Tha mo dhùil anns an Dia bheò,
Gu'n dean e tròcair orm an dràst,
Mo thoirt a' steach a' dh'ionad naomh',
'N cuideachd Mhaois a's Abraham.

Gabhaidh mi 'nis mo chead do'n t-sluagh,
Le'n toirt suas daibh ann am' chainnt,
Fàgaidh mi aca na chnuasaich
Na stuaghan a bh'ann am cheann;
'Los gu'n abair iad ra' chéile
Mar a leugh iad féin gach rann;—
"Cò air an téid sinn ga'n sireadh?
'Nis' cha n-eil am filidh ann!"

---

### MARBH-RANN AN UGHDAIR DHA FEIN.*

FHIR tha 'd sheasamh air mo lic
Bha mise mar tha thu'n dràst;
'S i mò leaba 'n diugh an uaigh,
Cha n-eil smior no smuais am chnàimh;
Ged' tha thusa làidir, òg,
Cha mhair thu beò, ged' fhuair thu dàil;
Gabh mo chomhairle 's bi glic,
Cuimhnich tric gu'n tig am bàs.

---

* It would appear from the above, the Author anticipated that his remains would be honoured with a tomb stone, and the 1st, 4th, and 7th stanzas are very appropriate for an inscription. There was a movement made some years ago, to have a stone erected to his memory in the Greyfriars Church-yard, and some subscriptions procured for that purpose; but we never have been able to learn why it was not carried into execution.—ED.

Cuimhnich t'anam a's do Shlànear
  Cuimhnich Pàrras thar gach àit;
Gabh an cothrom gu bhi sàbhailt
  Ann an gàirdeachas gu bràth.
Ged' a thuit sinn anns a' ghàradh
  Leis an fhàillinn a rinn Adhamh,
Dh'éirich ar misneach as ùr
  'Nuair fhuair sinn Cùmhnant' nan Gràs.

Cuimhnich daonnan a chur romhad,
  Gu'n coimhead thu a h-uile àithn',
O 'se cumhachdan an ard-Rìgh
  Rinn am fàgail air dà chlàr;
Chaidh sin liubhairt do Mhaois,
  Rinn Maois an liubhairt do chàch;
Na'm b'urrainn sinne ga'm freagradh,
  Cha b'aobhar eagail am bàs.

Caochla beatha th'ann 's cha bhàs,
  Le beannachadh gràsmhor, buan;
Gach neach a ni a chuid is fearr,
  'S math an t-àit'am faigh e dhuais
Cha bhi 'n t-anam ann an càs,
  Ged' tha'n corp a' tàmh 'san uaigh,
Gus an latha 'n tig am bràth
  'San éirich sliochd Adhaimh suas.

Seinnear an tròmpaid gu h-àrd,
  Cluinnear 'sna h-uile àit' a fuaim;
Dùisgear na mairbh as a' bhlàr
  'N do chàraich càch iad 'nan suain;
'S mheud 'sa chailleadh le an-uair,
  No le annradh fuar a' chuain;
Gu sliabh Shioin théid an sluagh,
  Dh' fhaotainn buaidh le fuil an Uain.

Gheibh iad buaidh, mar fhuair an sìol,
  A chinn lìonmhor anns an fhonn ;
Cuid deth dh'fhàs gu fallan, dìreach,
  'S cuid na charran ìosal, cròm :
Glèidhear a' chuid a tha lìontach,
  Am bheil brìgh a's torradh tròm ;
Caillear a' chuid a bhios aotrom,
  'S leigear leis a' ghaoith am moll.

Cha n-eil bean na duine beò,
  Na lànain phòste nach dealaich ;
Bha iad lìonmhor sean a's òg
  Ar luchd-eòlais nach eil maireann :
Cha b'e sin an t-aobhar bròin
  Bhi ga'n cur fo'n fhòd am falach,
Na'm biodh am bàs 'na bhàs glan,
  Cha bu chàs talamh air thalamh.

Ghabh mi 'nis mo chead do'n t-saoghal,
  'S do na daoine dh'fhuirich ann ;
Fhuair mi greis gu sunntach, aotrom,
  'S i 'n aois a rinn m' fhàgail fann ;
Tha mo thàlantan air caochla,
  'S an t-aog air tighinn 'san àm ;
'S e m' achanaich air sgàth m' Fhear-saoraidh,
  Bhi gu math 'san t-saoghal thall.

---

ORAN DO'N UGHDAR
LE IAIN MAC-AN-T-SAOIR SA'N ÒBAN.

AIR FONN.—" *Alasdàir a' Gleanna-garadh.*"

DEOCH-SLAINTE Dhonnacha' Bhàin nan òran,
  Dh' fhuirich beò 'sna h-uile cunnart ;

Chuala sinne mar sgeul fìor e,
Gu'n deach' do thìodhlaiceadh am Muile;
Bha do chàirdean air bheag sòlais,
'S bu lìonor bròn do luchd-tuiridh;
O'n thainig thu dhachaigh sàbhailt,
Cha leig sinn ann thu gu bràth tuilleadh.

Na'm marbhadh iad thu air do thuras,
Bu mhuladach baile Dhuneideann;
Mur rachadh tu rithist dachaigh
A thoirt eachdraidh air na féigh dhaibh.
A bhliadh'n a thàinig an t-aodach tartain,
'S cead na'm breacan chur an fhéile;
'S tus' a rinn Rann na Pìoba;
'S mhol thù innleachdan a Ghreumaich.

Mhol thu gu sònraicht Righ Deòrsa,
Air son an t-seòil a rinn e-féin duinn,
Thug e'm fearann do na fògraich,
A chuir an gòraich as a chéile;
Dh'innis thu gach math a rinn iad,
Mhol thu saighdearan gach treubh dhiù;
Mar deachaidh thu tuille 's fada,
Cha d'fhàg thu aon dad an déis laimh.

Bha sinn uile ann am barail
Le fhad 'sa dh'fhan thu air falbh uainn,
Gur iad naimhdean Chaiptin Forest
A ghabh cothrom air do mharbhadh:
Tha sinn a nis an toilinntinn
Gu'n do sheachainn thu innleachd nam béistean;
'S nach robh 'n gnothach mar an dùrachd,
'S cinnteach gu'm b'e 'n rùn an eucoir.

Cha do ghabh thu riamh an t-eagal,
'S ann a sheas thu suas le cruadal
An aghaidh gach ìnnleachd a's droch-bheairt
Air an robh coltas do bhuaireadh.
Chuimhnich thu air sligh' a' cheartais,
Dh'iarr thu achuinn, 's fhuair thu fuasgladh:
Chaidh inntinn 'nam beistean an laigeadh,
'S tha 'n creideamh air dol ni's cruaidhe.

'S e ar guidhe 's ar dòchas
Gu'm maireadh tu beò gu bràth dhuinn,
Gus an cuireadh tu na h-òrain
Anns an òrdugh mar a b'àill leat;
'S gu'n innseadh tu ceart an sgeul duinn
Mar ghineadh sinn-féin 's ar càirdean;
O'n a b' aithne dhuit gu léir iad,
A réir sean eachdraidh 'thug càch dhuit.

Mhol thu air thoiseach an rìgh,
'S thug thu onair phrìseil dhasan;
Mhol thu daoin'-uailse na rìoghachd,
Gun dì-chuimhn' air 'n luchd-àitich.
Mhol thu na féigh a's na frìthean,
'S gach ni tha cinntinn 'am fàsach;
Dheanadh tu moladh na dìteadh,
Ard, no iosal, mar a b'àill leat.

A h-uile bàrd a bha riut mì-mhail,
Cha n-eil dìth mar fhuair iad pàigheadh;
Mhill thu 'n cliù air Uisdean pìobair'
A bha strìth riut an Cinn-tàile;
Teisteas Anna rinn thu sgaoileadh,
Feadh an t-saoghail air dhroch càradh
'S math a dhi-moil thu Iain Faochaig
'S cha b'ann faoin a dh' aoir thu 'n tàilear.

Do *Pharnarssus* chaidh thu chòmhnaidh
  Gu bhi eòlach air na *Naoinear;*
A sruth *Helicon* a dh'òl thu
  Gus nach, mòr nach d'rinn thu thaomadh,
Air muin *Phegasus* a leum thu,
  Tro' na speuran feagh an t-saoghail;
A' sgaoileadh na rinn thu dh'òrain,
  Air an t-seòl a b' fhearr a dh' fhaod thu.

A CHRÌOCH.

DUNEIDEANN CLÒ-BHUAILTE LE THORNTON AGUS COLLIE,
ANNS A' BHLIADHNA 1848.

# GAELIC BOOKS,

PUBLISHED BY

MACLACHLAN, STEWART, & Co., EDINBURGH.

---

Price 9s 6d.

A New Edition of MACALPIN'S PRONOUNCING GAELIC DICTIONARY.

In Two Parts:

I. GAELIC-ENGLISH:—II. ENGLISH-GAELIC,

Containing a greater number of pure Gaelic words than any other Dictionary of that language, and three times, (in some instances ten times) the number of Illustrations and Examples given in the Larger Gaelic Dictionaries, from the Bible, the works of the poets, and other sources; – all words exclusively Irish are pointed out, and reasons giving for rejecting them;—a concise but most comprehensive Gaelic Grammar;—rules for forming the genitive, and writing the language with uniformity;—the irregular verbs conjugated; &c. &c.

*Extracts of Reviews of the Work.*

"The first edition of this work obtained an extensive circulation, although it contained only the GAELIC-ENGLISH part, which is a proof that its merits are well appreciated. The proprietors have now completed the Dictionary, by adding the ENGLISH-GAELIC part, compiled by Mr John Mackenzie, Author of "The Beauties of Gaelic Poetry," &c. &c.

"On perusing this work, we observed with pleasure the successful attempt it unfolds of fixing a uniform system of Gaelic orthography. In the other Gaelic Dictionaries, by the indiscriminate use of the *broad* vowels for each other as *correspondents*, a variety of spellings are often inserted in the text for the *same word*, all of these representing only *one meaning and pronunciation;* whereas, in printing this work, the Authors

happily observed rules in regard to the corresponding vowel proper to be used in each case, and hence reduced the orthography to ONE spelling for each WORD

"The editor of the ENGLISH-GAELIC part has bestowed much-pains in compiling it. It displays great research in its emendments, and accuracy in its definitions and illustrations. We need allude to the rules which he adopts for the further simplifying and settling the orthography in regard to prefixes, &c., only to say, that they are well illustrated in the preface to the work itself. Independently of this Dictionary, as now completed, being the only attempt at giving the pronunciation —the most portable—the cheapest published—it is also, for the reasons above stated, the best fitted in the language for public use."—*From the Witness Newspaper.*

"The compilers of M'calpin's Dictionary avoided inserting various spellings for the same word, by laying down rules for their guidance as to the vowel proper to be used in each ease, as the *correspondent;* as *samhradh* (summer,) the genetive of which they write samhr*a*idh, and not samhr*u*idh, because *a* is the characteristic vowel in the nominative, &c. By the application of similar rules, they reduced the orthography to *one spelling for each word*, and for this alone we regard this Dictionary as the purest STANDARD of the present system of Gaelic orthography."—*Glasgow Saturday Post.*

| | |
|---|---|
| Baxter's Call to the Unconverted, *cloth.* | 1s. 6d. |
| Blair's Elegy on Mr Kennedy of Redcastle, | 0s. 4d. |
| Bible, small size, for the pocket, gilt edge, with Psalms and Paraphrases, | 3s. 0d. |
| Boston's Fourfold State, *in the Press.* | |
| Buchanan's, Dugald, Life and Conversion, and Hymns, *cloth,* - - | 2s. 0d. |
| ——— Hymns, separately, *sewed,* - | 0s. 3d. |
| Bunyan's Come and Welcome, *cloth,* | 2s. 0d. |
| ——— World to Come, or Visions of Heaven and Hell, *cloth,* - | 1s. 6d. |
| ——— Grace Abounding, *cloth,* - | 2s. 0d. |
| ——— Sighs from Hell, *cloth,* - | 2s. 0d. |
| ——— Pilgrim's Progress, *cloth,* - | 2s. 0d. |
| ——— Do complete in Three Parts, | 2s. 6d. |
| ——— Water of Life, *sewed,* - | 1s. 0d. |
| ——— Holy War, cuts, | 3s. 0d. |
| Dyer's Christ's Famous Titles, *cloth,* | 2s. 6d. |
| Guthrie's Christian's Great Interest, *cloth,* | 2s. 0d. |
| Gray's Great Salvation, *in the press.* | 1s. 6d. |

